Farquharson, Archibald

# LAOIDHEAN SHIOIN.

LE

GILLEASBUIG FARCHARSON.



GLASGOW:
PRINTED BY ARCHIBALD SINCLAIR
62 ARGYLE STREET.

1870.

# INTRODUCTION.

Although we have many excellent poems in Gaelic, still there are very few fitted for being used in connexion with the preaching of the Gospel. It was in the beginning of last Winter that the Author was led to compose the first of the following, and finding that they had such a powerful effect upon the minds of the people, he was led to compose the whole. One of these pieces sung after a discourse—The Congregation, or a part of it, uniting in singing the chorus—created such a desire for hearing, that the difficulty was to get places large enough to contain all those anxious to attend: the largest houses that could be had were crowded, even on week evenings. Mr. Thomson in his attempts to reclaim the wild Arabs of the Cowgate of Edinburgh, declares that singing was the first thing that tamed and subdued them; and I can truly say the same thing regarding the Tiree people, many of those who were not in the habit of attending any place of worship, not only turned out to hear, but conducted themselves with apparent seriousness, and even the children were very much interested. I believe it is an understood fact, that Richard Weaver, has produced as much, if not a greater effect by his singing than by his preaching. The airs selected for the following poems, are these which the Author used to sing when a lad among the Grampian Hills.

A laddie so merry 'mong green grass and heather,
The voice of the echo rehearsing his story,
The mountains so rocky to mimic and mock him,
Becoming all vocal, like songsters so jòyful.

'N uair bha e 'na bhalach gu sunndach 's làn aighear,
'S Mac-talla ga athris a cantuinn nan òran,
'Toirt air na cruaidh chreagan le'n teanganan sgeigeil,
Gu fileant' ga fhreagradh gu ceileireach, ceòlmhor,

I am aware that some will object to these airs, because they do not belong to what is called Sacred Music, because they go aside from orthodoxy's old beaten path. But, I do not think that music considered in itself, has either anything sacred or profane about it, it is the matter with which it is sung that gives it its character. It is evident that even Sacred Music may be used to a profane purpose, and it is equally evident that our native melodies may be used for a sacred purpose also. The great object of music is not merely to please, but also to affect the mind, and I have no hesitation in affirming, that Sacred Music will neither do the one nor the other like our native melodies.

The adaptation of the Gaelic for Lyric Poetry, and the ease with which poems can be composed in it, may be learned from the fact, that the following were almost composed last winter, while the Author was engaged in preaching the Gospel, not only on the Lord's Day, but always three or four times on week evenings in different parts of the Island.

Island of Tiree,
*9th April*, 1869.

# LAOIDHEAN.

FONN,—"Gabhaidh sinn an rathad mor,"

Teichibh thun a' bhaile dhion, teichibh thun a' bhaile dhion,
Teichibh thun a' bhaile dhion, mu 'n cur 'n diogh'ltair 'n sas sibh.
Sibh ma gheibh e mach a Criosd, sibh ma gheibh e mach a
Criosd,
Sibh ma gheibh e mach a Criosd, bidh a dhioghltas sasaicht'.

Rinn e 'n t-sligh 's an rathad reith, dh'ionnsuidh iochd 'us
fabhar Dhe,
Dia tha toileach ruibh bhi reidh, air son mhic fein a bhasaich.
Chuir e drochaid air gach allt, ann a d' thriall na bi-sa mall,
Mu ni thu an t-anam chall, bidh 'n taobh thall do shlainte.
Teichibh, &c.

Cha-n-eil mionaid uin ri call, claidheamh geur tha aig 'na laimh,
'S dioghltas, dioghltas tigh'nn na dheann, cha b'e am gu pramh e.
Teichibh, teichibh o na ghruaim, 'chridh tha teth 's a chasan
luath,
Fuil a dhortadh tha 'n a smuain, cha b'i uair na dalach.
Teichibh, &c.

Mionaidean dol seach, mar cheò, tha ni 's luachmhoire n'an t-or—
Mionaid bheir a tir nam beo, 's ni an dochas basach.
Bhi mairnealach anns an reis, 's teannadh dluth an claidheamh
geur,
Nochdadh duine air bheag ceill, 's gun aig speis d a shlainte.
Teichibh, &c.

Fois na dion cha-n fhaigh fo n' ghrein, gus an ruig thu ceann
na reis,

'S an geat a dhunadh as do dheidh, 'n uair ni greim air slaint thu.
Fasgadh dhuit cha toir deadh bheus, do mhaitheas 's do dhichioll
fein,
Fear a chlaidheamh 's ghairdean threin, cuiridh 'n eiginn theann
thu.
Teichibh, &c.

Suilean silteach 's aigneadh bhlath, cridh' bruit fo sprochd 's fo
chradh,
Mar lion an damhain bidh an sgail, nach dean stath 's an teann-
tachd.
A' moladh mhinistearan mor, 's bhi fo theisteas duine còir,
'S modhail, fialaidh mu do bhord, cha toir coir air slaint dhuit.
Teichibh, &c.

D' eolas cinn bhi farsuing reidh, 's do mheomhair bhi laidir treun,
'S do theanga bhi fileant gleust, cha dean feum 's an rannsach.
'S ged bhiodh a'd' bhall an eaglais De, 's measail cliuteach mar
an ceudn',
No ann a d' neach bhiodh giulan dreuchd, 'n claidheamh geur
bheir 'n ceann dhiot.
Teichibh, &c.

Mu 's duine thu nach eil 'an Criosd, 's gun fo fhuil bhi gabhail
dion,
'S gun a spiorad bhi ga d' li on, 's air do riaghl' le gradh dha.
On 's peacach thu 'bhrist an reachd, 'n cèartas cumaidh ortsa
beachd,
'S mur dean thu do 'n didean greas, cha teid as o lamhan.
Teichibh, &c.

Criosd air cheusadh ann ar n' ait', 's e thug diol do 'n cheartas ard,
Dion 'us fasgadh th' ann gu brath, a'n cruaidh-chas 's an teann-
tachd.
Sliabh Shinai ged bhiodh air ghluas'd, le bagraidhean 's oillteil
fuaim,
Ann am bas 's am fuil an Uain, tha suaimhneas us samhchair.
Teichibh, &c.

Anns a bhaile so tha dion, o 'n chogais chiontach 's o phian,
Maitheanas gu saor o Dhia, cuiridh bial gu gairachdich. a/
Theid aimhreit, cul-chain 'us trod, anns an ait-so chuir nan tosd.
Iom'gain inntinn 's gearan bochd, bheir a ghort am bas orr'.
Teichibh, &c.

Mi-run 's farmad suas theid chroch, air son uamharrachd an lochd,
Cha bhi eucorach ri cron, cha bhi olc 's na sraidean.
Ann bidh sith 'us fois 'us dion o uil' innleachdan an diobh'l,
'Shaighdean teinnteach cha bhi pian 'cuir mi-riagh'lt 's an nadur.
Teichibh, &c.

Tha aonachd cridh 's ceangal caoin, anns a bhaile so measg dhaoin'
Ann an Criosd tha iad 'n an aon, tha iad gaolach cairdeil.
Mic Lebhi chaidh shaor o shal, chithear iad gu sgiamhal glan,
Aig imeachd a'n eididh geal, 'n am maisealachd 's nan ailleachd.
Teichibh, &c.

Anns a' bhaile so tha aoidh, do na pheacach thruagh fo chlaoidh,
Ged peanas ifrinn a thoill, 'n so tha caoimhneas gradhach.
Furan chairdeal gheibh gach neach, ni o dhoruinn shiorruidh teich
'S gun achasan gheibh e steach, 's bidh am feasd e sabhailt.
Teichibh, &c.

---

(Am fonn ceudna.)

'Dhuine airsnealaich gun sith, 's truaigh 'us amhghair riut a stri,
'Dhuine airsnealaich gun sith, 's tu gu sgith 's gu saruicht'.
Thig is blais do mhaitheas Chriosd, gheibh ann sonas ni do lion',
Thig 'us blais do mhaitheas Chriosd, 's gheibh ann dion 'us slainte.

'N saoghal truagh 's an robh do dhuil, tha air tionndadh riut a chul,
Do chridh goirt 'us t' anam bruit, chionn bhi diult dhuit chairdeis,

'S iomadh la bha dian a'd reis, ruith gu toileil as a dheigh,
Le d' dhichioll glac' falais bhreig, 's faotainn pein 's amhghair.
Dhuine, &c.

'Sonas ceart cha 'n fhaigh fo 'n ghrein, tha gach ni fo mhall-
achd Dhe,
Gleann nan deoir se th' ann gu leir, nach dean creutair shasach'.
'S na daoine truagh a tha 'n duil gu 'n dean sonas ghlac ri h-uin,
Chi mu dheireadh mar bhios chuis, 'n uair ni dusg' 's iad caillte.
Dhuine, &c.

Sonas ceart cha-n fhaigh aon neach, gus an saorar e o n' pheac',
'S gu fabhar Dhe dhol a steach, 's ann air geat na slainte.
'S e Criosd 'n t-sligh' gu fabhar Dhe, 's ann d'a thrid a bhios e
reidh,
Slanuighear cuamhachdach 's treun, Slanuighear speiseil gras-
mhor.
Dhuine, &c.

Ann an Criosd gheibh thu gu pailt, gach aon nì ni feum do d' airc,
Sith 'us sonas ann a'd ghlaic, ni thu ait 's an teanndachd.
Gheibh saor mhaitheanas gu fial, gheibh thu gairdeachas an Dia,
Gheibh aoibhneas ni t-anam lion, 's ni thu riaraicht' sasaicht'.
Dhuine, &c.

'N fhasach thioram thartmhor thruagh,—saogh'l an amhghair
treig gu luath,
Teich a chum na carraig bhuailt, 's gheibh thu fuar-uisg samh-
raidh.
Gheibh gu pailt do 'n uisge bheo, a' ruith sios mar amhainn
mhor,
Bheir dhuit aoibhneas 's gean gu leoir, 'n uair ni ol do 'n t-slainte.
Dhuine, &c.

Gheibh thu dochas math tre ghras, bhios mar acair dhuit a
ghnath,
'S ged eireadh na stuaghan ard, 'ghreim gu brath cha chaill e.

Ni do ghleadhadh ann an sith, ged bhiodh ifrinn riut a stri,
Bheir gach namhaid dhuit fo chis, 's ni thu dileas laidir.
Dhuine, &c.

Ann an Criosd gheibh dion gu leoir, o gach truaigh tha ort an toir,
A mach o d' chridh' cumaidh broin, bidh do sholas laidir.
Gheibh thu ann-san caraid caoin, glic 'us cumhachdach maraon,
Siorruith saibhir ann a ghaol, gun chaochladh gun fhailinn.
Dhuine, &c.

Ann-san mealaidh tu an saogh'l, 's gach aon neach do 'n chinne daoin,
Mealaidh Freasdal De do d' thaobh, bhios gu caoimhneil cairdeil.
Bidh gach nì a reir do mhiann, a chionn 's gu 'n d' rinneadh iad le Dia,
Do thoil 'n Fhreasdail ni thu striochd, gu ro chiallach gradhach.
Dhuine, &c.

'S fhearr a lath'reachd dhuit n' an saogh'l, 's gach aon neach do n' chinne daoin,
Ni do chuairteachadh gach taobh, 's aonarach cha n fhag thu.
Fhad 's is beo dhuit bhos fo 'n ghrein, chaoidh cha-n fhag e thu 's cha treig,
Bheir e solus dhuit a'd cheum, bheir dhuit leirsinn shlainteil.
Dhuine, &c.

'S 'n uair thig chum na h-aimhne fuair, amhaidh coimheach 's oillteil 'snuagh,
'S ni thu seasamh air a' bhruaich, 'us mor uamhas bais ort.
Seall an sin ri d' charaid caoin, tilg thu fein 'n a ghlacaibh gaoil,
'S ni e t-aisig thar a chaoil, 's bheir do shaogh'l an áigh thu.
Dhuine, &c.

---

(Am fonn ceudna.)

Feuch tha dluth teachd Bhreithimh mhor, 's chi gach suil e ann a ghloir,
Na mairbh duisgidh 's eiridh beo, 's thig gach seors' 'n a lathair.

'N trompaid seididh 'n sgal bhios cruaidh, briosgaidh, mosglaidh
's eiridh suas,
Na chaidh adhlacadh do 'n t-sluagh, 's ni an uàighean fhagail.
Sior dhomhlachadh air sliabh 's raon, gluasad beo air aghaidh
'n t-saogh'l'
'N talamh comhdaichte le daoin, 's ann bhios ghaoir ro-chraiteach.
Feuch tha dluth, &c.

Theid na h' ainglean naomh chuir mach, chum 's gu tionail iad
a steach,
Na daoine taght' gu laimh dheis, 's nach bi measgt' le cach iad.
Aoidheal geanail, flathail ciuin, aoibhneach ait le sgairt 's le surd,
Dan 'us misneachail gun mhuig, teannadh dluth d'an Slanuighear.
Feuch tha dluth, &c.

Bidh a ghnuis dhoibh mar a ghrian, bidh e glormhor mar am
miann,
Ni a mhoralachd an lion, 's bidh iad riaraicht' sasaicht'.
Bidh an aoibhneas thar gach smuain, bidh an taingealachd
do-luaidh,
Bidh an gairdeachas bith-bhuain, ann an suaimhneas snamh iad.
Feuch tha dluth, &c.

Ged bha iad aon uair 's an t'saogh'l, mar chuid eil do n' chinne
daoin,
Treigsinn Dhe 'n an cridh 's nan gaol, 's iad sior aom le satan.
Phill le h-aithreachas gu Dia, fhuair iad maitheanas gu fial.
Chuir an earbsa ann an Criosd, 's thain fo dhian a chairdeis.
Feuch tha dluth, &c.

Ghabh iad steach 'na ghlacaibh caoin, rinn le spiorad ris an aon,
So an truaill'eachd rinn iad saor, 's rinn iad gaolach gradhach.
'S ged bha truaill'eachd ann am feoil, re an cuairt an tir nam beo,
Cha tug aonta dhi le 'n deon, bha fo sheol an t' Slanuighear.
Feuch tha dluth, &c.

Ghiulain toradh 's thug iad buaidh, ged fhuair saruichean bha
cruaidh,
Lean gu daingean ris an Uan, 's cha do smuainich aicheadh.
N'is tha esan, 'm Breithimh mor, air na flaitheis toirt dhoibh coir
E g' an gabhail steach gu gloir, 'us gu coir ga 'm failteach.
Feuch tha dluth, &c.

Dhaoine beannaicht' teannaibh dluth, 's gabhaibh o mo laimhse
'n crun,
Chum 's gu 'm faicear leis gach duil, mo dheadh run, 's mo
ghradh dhuibh.
Mise dh'aidich sibh measg dhaoin', 's ann an lath'r nan ainglean
naomh,
Tha ga 'r n-aideachsa gu caoin, mar luchd gaoil, 's mar chairdean.
Feuch tha dluth, &c.

Theid iad steach le co-sheirm ciuil, do ard luchairt Righ nan dul,
Ri peacadh, cunnart 's cridh' bruit', cuiridh cul gu brath iad.
Fhuair an iarrtus nis a sath, tha mor mhiann an cridhe lan,
Fhuair an seilbh gach ni a b' aill, 's chaoidh gu brath gun fhagail.
Feuch tha dluth, &c.

Fhuair an t-Uan a mhiann 's a run, fhuair e dhuais 'us thoill
e cliu,
Bean a ghaoil tha nis dha dluth, tha gach cuis mar 's aill leis.
Mar an ceudn' fhuair ise miann, ann an caidreamh caomh a
Triath,
'S fhad 's a bhios an t-siorr'achd triall, bidh ga grian 'na chairdeas
Feuch tha dluth, &c.

Theid na h-aingidh thoirt dha dluth, ciontach gealtach 's oillt
'n an gnuis,
Beul nan leisgeulan bidh duint' lomnochd, ruisgte, naraicht'.
Ciamar sheallas iad na ghnuis, 's iad lan fhiosrach air gach cuis,
Mar chuir iad r'a throcair cul, 'us a dhiult bhi sabhailt.
Feuch tha dluth, &c.

Nach cruaidh 'n ni dhoibh tigh'nn 'n a lath'r, 's gun d'rinn dimeas air 'us tair,
Gu'n d'rinn esan doibh 'na namh, bha 'n a Shlanuighear grasmhor.
Rinn an t-Uan a bhrosnach suas, 's teine lasrach tigh'nn o ghruaim,
Feirg 'us corruich tha do-luaidh a ni truagh gu brath iad.
Feuch tha dluth, &c.

Labhraidh 'm Breithimh 'm briathran cruaidh, ris na daoine caillte truagh,
'Shluagh ta mallaicht' triallaibh uam, cha ghabh truas gu brath dhibh.
'S chionn 's gu'n d' aontaich leis an diobh'l, maille ris-san bithibh triall,
Chum ur gonadh 'us ur pian, 's lasair dhian ga 'r cradhadh.
Feuch tha dluth, &c.

Fosglaidh 'n uamha mhor a craos, 's ni an slugadh sios araon,
As an t-sealladh theid na daoin', leis a ghaoir bhios craiteach.
'Sguirsadh cogais o'n taobh stigh, daoine 's deamhain o'n taobh muigh,
'S iad sior losgadh orr' gun sguir, tein us cnuimh nach basaich.
Feuch tha dluth, &c.

Dia 'n a chorruich taomadh nuas, tein 'us pronnusg, 'n lasair uain.
A' sior mheudachadh an truaigh, sin an cuan a shnamh 's iad.
Caillt tha iad, 'us caillt a'n truaigh, caillt do 'n t-Slanuighear 's d'a shluagh,
Caillt dhoibh fein 's do 'n sonas buan, caillt gu buan 's gu craiteach.
Feuch tha dluth, &c.

Och nan och! nach truagh an cor, co a ghuileas air an son?
Co bheir fuasgladh dhoibh on t-slochd, 'us a nochdas gradh dhoibh?
'N Ti a ghuil 's a ghabhadh truas, 's bheireadh saorsadh dhoibh bhiodh buan,
Chuir ris cul an am an cuairt, nis tha ghruaim ga'n cradhadh.
Feuch tha dluth, &c.

La an grais chaidh seach 'n a thriall, 'n grian ghabh tamh 's an aird an iar,
S chaoidh cha dealraich i gu fial, air an iarmad sharuicht'.
Teich a dhuine, teich gu luath, teich a dh'ionnsuidh fuil an Uan,
Gheibh innt' sith 'us slainte bhuan, 's bidh gu suaimhneach sabhailt.
Feuch tha dluth, &c.

---

(Am fonn ceudna.)

Criosd air cheusadh ann ar n'ait, 'se 's aon steigh do 'r n'an'maibh caillt,
'Se rinn reidh an ceartas ard, 's ann amhain tha slainte.
T' oibhrichean 's do mhathas fein, dichioll durachd 's moran eud,
Cridhe tais, 'us anam gleust', tha nan steigh tha fallsa.
Cladhaich domhain, 's ruig a chreag, 's bun do dhochas orra leag,
'S cha bhi thu a'd aobhar sgeig, 's cha bhi m feasd thu naruicht'.
Criosd air cheusadh, &c.

Cha ne "dean" ach "creid 's mair beo," a tha sgriobhte chum do sheol,
'S ann a'd anam cha bhi 'n deo, gus 'm bi posd ri Slanuighear.
Feumaidh 'n ceangal chuir ma sgaoil, tha ga d' phosadh ri lagh Mhaois,
'S ri Iosa Criosd bhi air d' aon, ri a ghaol 's r'a chairdeas.
Criosd air cheusadh, &c.

'N ait bhi 'g oibreachadh gu dian, 's tu a dh' fheumadh tigh'nn gu striochd,
'S bhi geilleadh do dh' obair Chriosd, 's air do riaghl' le ghras-san.
Misneach cheart cha 'n fhaigh o d' chri, tha gach ni th'ann buileach cli,
'A mach uait fein tha slaint' 's sith, ann an Ios' an Slanuighear.
Criosd air cheusadh, &c.

'S ann mar pheacach buileach caillt, dh' fheumas tu tigh'nn dh'ionnsuidh slaint',
Mar an dilleachdan tha fann, 's e 's an am gun' chairdeas.
'N airidheachd cha-n-eil ann 'd fein, chaill gach coir air fàbhar Dhe,
'S e tha airidh 'n t-Uan chaidh cheus, 's ann fo 'sgeith tha slainte.
Criosd air cheusadh, &c

Is i fhuil a labhras sith, ris a chiontach bhochd fo dhit;
Innt' tha maitheanas gun dith, 's i an ioc-shlaint shlainteil.
Gheibh ann fireantachd 'us neart, 'n fhalluing dhionas thu gu ceart,
'S treoir a'd anam gu bhi gleachd, 'n aghaidh feachd an namhaid.
Criosd air cheusadh, &c.

Tha esan lan 's thusa gann, esan laidir 's thusa fann,
'S e 'n t-aon Slanuighear ta ann, tha thu ann-san sabhailt.
Aoint ri Criosd tha thu fo dhion, o na bagraidhean tha fia'ch,
Cha bhi cunnart dhuit gu sior, 'us an riaghl' 'na lamh-san.
Criosd air cheusadh, &c.

'N aonachd ris bheir thu fo chis, gach aon namhaid bhios riut strith,
Trid a neart ni 'n gearradh sios, 's bidh 'n an sìn fo d' shàiltean.
Gach iodhal peac', claoidh 'us ceus, dean a spionadh mach o fhreumh,
Na toir caidreamh dhi fo d' sgeith, thoir do speis do'n t-Slan-uighear.
Criosd air cheusadh, &c.

Cum an saogh'l 'na aite fein, fo do chasan dhuit sior gheill,
Na bi d' thràill do ni fo 'n ghrein, dean an Eiphit fhagail.
Thig a mach a' tigh na daors', ann an taic r'a ghairdean caomh,
Thoir do chridh' dha 'us do ghaol, 's biodh an saoghal mar fhàsaich.
Criosd air cheusadh, &c

Bi-sa triall do thir Chanaan, ann an caidreamh fear do ghraidh,
'S ciod air bith a ghabhas àit, bidh 's an fhasaich sabhailt.
Gus an dlùthaich riut an uair, 's an teid thu do 'n dachaidh bhuan
'S air do naimhdean gheibh thu buaidh, bidh an suain a bhàis iad
Criosd air cheusadh, &c.

---

Fonn.—"A bhodaich nam brigis."

A chuideachd mo chridhe, tha 'n t-àm dhuibh bhi tilleadh,
Tha 'n t-àm dhuibh bhi tilleadh, gu slighe na slàinte.
Fhearra 's a ghillean, a mhnathan 'sa nighean,
Tha 'n t-àm dhuibh uil' tilleadh, gu Lighich na slàinte.

Cha-n-eil anns an t-saoghal, bhi tabhairt 'ur gaol da,
Ach faileas ni caochladh, no faoineis nach sasaich.
Cha-n-eil bhos air thalamh, na lionas an t-anam,
Gach ni tha fo 'n mhallachd, chaidh bhagradh air Adhamh.
A chuideachd, &c.

'Ur nadur bhi truaillidh, cha-n àill leis bhi smuaineach,
Le cail air an t-suaimhneas, tha uasal neo-thrailleil.
Is fhearr leis bhi 'n caramh nam plaosgan faoin falamh,
Bheir riarach do 'n anam neo-ghlan ann a nadur.
A chuideachd, &c.

Nach truagh bhi gu 'r dalladh, 'us satan gu 'r mealladh,
'S a greas le dian chabhaig, gu talladh a chradhaidh.
Nach bochd a bhi 'g eisdeachd, ri bilean a' bhreugair.
An fhirinn ga treigsinn, 's a geilleadh do'n namhaid.
A chuideachd, &c.

Nach bochd a bhi 'g obair, sior thional a chonnaidh,
'S am bi sibh gu 'r losgadh, gu goirt agus craiteach.
Nach bochd a bhi dian ruith, gu togarach iasgaidh,
Do 'n teine tha piantail, 's nach criochnaich gu bràth dhuibh.
A chuideachd, &c.

Nach truagh a bhi saltairt, gu tàireil fo 'r casan,
Fear Saoraidh nam beannachd, 's gun ghabhail r'a shlainte.
Nach olc bhi ga threigsinn, 's an comhnaidh ga cheusadh,
'S gach latha ag eigheach, a reubadh le tairnean.
A chuideachd, &c.

Nach olc bhi ri tarcuis air caoimhneas an Athar,
Chuir 'Mhac o na flaitheis, gu 'r n-aisig gu slàinte.
Nach amaideach gòrach bhi diultadh a thròcair,
'S a greasad gu deònach gu dòruinn nach bàsaich.
A chuideachd, &c.

Thigibh-se gu falamh, gun iomradh air mathas,
Oir tha an neo-airidheachd ceangailt ri'r nadur.
'S e peacaich bhochd chianail, tha'n Slânuighear 'g iarraidh,
An dream tha mi-dhiadhaidh, 'sa miannach bhi sàbhailt.
A chuideachd, &c,

Thigibh-se mar bhochdan, 'us cridheachan goirt ac',
Ag aideach' 'ur lochdan a bhrosnaich an t-àrd Righ,
'S 'g ràdh "Dhé dean-sa tròcair, oir 's peacaich ro mhòr sinn,
'Thoill bhi air ar fògradh, gu dòruinn o d' làthair."
A chuideachd, &c.

Le creidimh 's le h-ùrnuigh, suas togaibh 'ur sùilean,
Le dànachd 's le dùrachd. ri ùghdar na slàinte.
'Us cudthron 'ur n-anam biodh stéigheil air charraig
Nach gluais 'us nach caraich, an Caraid a bhàsaich.
A chuideachd, &c..

Ach thigibh gu h-ealamh, tha cunnart 's a mhaoille,
Tha 'n nàmhaid ro-fhoilleil, gu 'r faigheal an sàs aig,
'Us leth-sgeulan lionmhor, ga 'n dealbhadh le'r miannan,
Gu milis 's gu bialach, ag iarraidh na dalach.
A chuideachd, &c.

Suas seasaibh le cruadal, 'us abraibh gu buadhar,
Cha bhi sinn 'n ar truaghain, gu 'r truailleadh le satan,

Cha bhi sinn ag eisdeachd, ri 'mheallaidhean breugach,
'S ni mo ni sinn geilleadh do 'r breunalachd ghraineil.
A chuideachd, &c.

Clo-codail gu foisneach, na tabhraibh do 'r rosgaibh,
Na bithibh aig clos ach sior osnaich 'sa 'g radhtuinn,
"Oir suaimhneas na siochaint, cha-n fhaigh sinn gu dillinn.
Gus am bi sinn air tir ann an innleachd na slainte."
A chuideachd, &c.

Bhur peacaidhean lionmhor, theid 'm mathadh gu fialaidh,
'N uair ghabhas ri Criosd sibh, thig diol ann ar n-aite,
Gheibh siochaint ri Dia sibh, gheibh dànachd na fhianuis,
Gheibh aoibhneas bhios siorruith, ni tiorail 'us blath sibh.
A chuideachd, &c.

Gheibh sonas bhios seasmhach, nach crian 'us nach teirig,
Gach beannachd tha freagairt do easbhuidh 'ur naduir.
An spiorad gu 'r riaghladh, 's a mhaise gu 'r lionadh,
'S gu 'r n-aisig gu iomhaidh an Ti tha ro aghmhor.
A chuideachd, &c.

Is truagh leam 'ur n-anam, mu dhiultas sibh gabhail
Ris 'chuireadh ro-bheannaicht, o Athair na Slainte,
'S e druidheachd a pheacaidh a chuir as 'ur beachd sibh,
'S a thug sibh air seachran a'm mearachdan shatain.
A chuideachd, &c.

A Dhé gabh thus' truas diubh, thoir saors' dhoibh 'us fuasgladh
Grad dhuisg iad gu smuaineach, air uamhas an caraidh.
Cuir solus nan cogais, ni dusgadh á tosdachd,
'S gun sgiurs i gu goirt iad, 's an lot gu ro chràiteach.
A chuideachd, &c.

Ni 'n cuir ann an éiginn, bheir mothachadh geur dhoibh,
'S an cur gu bhi 'g eigheach, "a Dhé tha sinn caillte,
Mar gabh thusa truas dhinn, bidh 'n ifrinn gu buan sinn,
Oir thoill sinn mar dhuais e, gun fhuasgladh gu brath as."
A chuideachd, &c.

"Air sgàth-san chaidh cheusadh, sinn teasairg 'n ar n-eiginn,
O n' rinn e an reite, a Dhé bi ruinn baigheal,
'S ar peacanan uamharr, dean mathadh gu truasail,
O tionndaidh do ghruaim uainn, tha h-uamhas gu 'r cràdhadh."
A chuideachd, &c.

'N uair ni sibh ris tilleadh, 's bhios 'thròcair dhuibh milis,
'S a leaghas an cridhe gu h-iriosal gràdhach,
'S an fhuil a chaidh dhortadh, 'n a bunait da 'r dòchas,
Toirt misneach us bron duibh, le sòlas na slàinte.
A chuideachd, &c.

'N sin gluaisidh 's an t-slighe, gu ceolmhor 'us cridheal,
Sior ghleidheadh 'ur cridhe, o ribeachan shàtain,
A seasamh le cruadal an aghaidh gach buaireadh,
Ged gheibh sibh air uairean mi-shuaimhneas 'us sàrach.
A chuideachd, &c.

Ach fanaibh-se dluth ris a charaid tha rùnach
Toirt gradh dha 'us ùmhlachd le dùrachd ur naduir,
'S e esan bhi luachmhor a chlaoidheas 'ur truailleachd,
'S ni 'r cumail an uachdar, gu cruadalach làidir.
A chuideachd, &c.

---

(Am fonn ceudna.)

A ta e nis criochnaicht' deadh naigheachd o Dhia dhuinn,
Eisd anaim na briathran thuirt Ios' ruit 's e bàsach'.
Do 'n cheartas thug riarach, lan phaigh mi na fiachan,
Do 'n cheartas thug riarach, thug diol dha a'd aite.

Sligh' dh' fhosgail do thròcair, gu farsuing 's gu glormhor,
An dòigh tha co-chòrdadh ri oirdhearcas 'n àrd-Righ.
An lagh tha co-lionta, rinn seasmhach gu siorruith,
Uil fhirinn nam briathran, bha 'g iarraidh do bhais-sa.
A ta e nis, &c.

Nach faic sibh mo spéis duibh, luchd deanadh na h-eucairt,
A thoill bhi ga 'r léireadh, le peintean nach bàsaich.
Nach faic sibh mo thruas duibh, a thoill bhi ga 'r bualadh
Le claidheamh an uamhais, gu buan 'us gu cràiteach.
A ta e nis, &c.

Tha sibhse n' ur peacaich, 'thaobh gnè 'us 'thaobh cleachduinn,
A sior dhol air seachran, o 'n reachd tha ro aillidh.
Is mise le dùrachd, a' sheasamh 'ur cùisean,
'S thug teasairginn dlùth dhuibh, le ùmhlachd gu bàs thoirt.
A ta e nis, &c.

O, faicibh an rathad a réitich do 'r n-anam,
Gu caoimhneas 'us mathas, an Athar tha gràsmhor.
'Ur peacaidhean lionmhor ni 'n leigeadh air di-chuimhn',
Ni 'r n-aisig gu fialaidh gu tioralas chairdeis.
A ta e nis, &c.

Ni 'r saorsadh o thràillealachd pheacaidh 'us shàtain,
'Us togaidh e 'n àrd sibh, gu àilleachd na slàinte.
Ni 'r n-ionnlad 's 'ur glanadh, gu sgèimheal 's gu maiseach,
Chum naomhachd a mhealltuinn, 's 'ur tlachd bhi 'na aith'ntean.
A ta e nis, &c.

'S i m' obairs' bhi criochnaicht', bheir siochaint ri Dia dhuibh,
Bheir misneach 'n a fhianuis, 's ni 'r lionadh le dànachd.
A chumas sibh 'n uachdar, an deuchainnean 's cruaidh-chas,
'S a bheir dhuibh a bhuaidh, 'n uair a bhuaileas am bàs sibh.
A ta e nis, &c.

Na h-earbaibh gu dìlinn, ri 'r mathas, 's ri 'r dìchioll,
'S na gabhaibh mar dhìdean, bhur fìreantachd ghràineil,
'S i m' obairs' a' charraig, bheir dion duibh 'us fasgadh,
O bhuillean a cheartais, 's o bhagraidhean làidir.

A Shlànuighir, Iosa, do ghradh-sa bhi siorruith,
Do rannsuicht', neo-chriochnach, thug diol ann ar n-aite,

Is tusa a'd aonar a dh' fhulaing n-ar n-aobhar,
S le dortadh t-fhuil-chraobhach, thug saors' dhuinn 'us slàinte.

Nach sinn tha fo fhiachaibh, bhi-n còmhnuidh ga d' riarach,
Do d' ailleas bhi striochdadh gu rianail 's gu cairdeal.
Ar cuirp 'us ur n-anam is tusa rinn cheannach,
'S leat iad gun mhearachd, le diongmhaltas laidir.
A Shlanuighir &c.

'N uair bha sinn gun dochas, 's gun fhiughar ri trocair,
A trialladh gu doruinn, 's gun doigh air bhi sabhailt;
'S tu ghreas gu ar cobhair, g' ar saor' o dhol fodha,
Fo uamhas na corruich, bha 'n crochadh gach la oirnn.
A Shlanuighir, &c.

Gach ni bha dhuinn feumail, chum Dia a bha reidh ruinn,
Rinn thusa gu speiseil mar eiric n'ar n-aite.
Am peacadh rinn dhìteadh, 'us choisinn thu sìth dhuinn,
Seadh dh'fhosgail thu-m priosan, le iaruinn bha crannte.
A Shlanuighir, &c.

Is airidh air gaol thu; do throcair tha caomhail,
Thu maiseach an naomhachd, gun chaochladh gun fhailinn.
Thu 's airidh air umhlachd, gun deanadh gach duthaich,
Gu h-uile an gluinean a lub ann a d' lathair.
A Shlanuighir, &c.

'Ur cuirp 'us 'ur n-anam, sinn liubhraidh dhuit thairis,
Gu-n dean thu an gabhail, a'n glacaibh do chairdeis.
'S gu 'n dean thu 'ur gleusadh, chum dhuitse bhi feumail,
'S an comhnuidh bhi 'g eigheach, gur h-eibhinn do shlainte.
A Shlanuighir, &c.

Leat tarruing 'ur smuaintean, chum ghnath a bhi cuartach,
Do nadur 's do bhuaidhean, tha uasal 'us aghmhor.
'Us tarruing 'ur n-anam chum ghnath bhi ga d' leantuinn,
Do chomunn dhuinn taitneach, 'us mealtuinn do lath'reachd.
A Shlanuighir, &c.

Riut aon sinn 'us ceangail, gu dìleas 's gu daingean,
'S an namhaid ro-charach, na sgaradh gu brath sinn.
Cum aonte ri cheil' sinn, gu caidreachail speiseal.
Le aon chridhe 'us beul deanadh sgeul air do shlainte.
A Shlanuighir, &c.

Nochd trocair do 'n aitim, gun chùram mu 'n anam,
Cur cul ri do mhathas, 's ga mealladh le satan.
Grad mhosgail 'us dùisg iad, cur fradharc 'n an suilean,
Chum tighinn le dùrachd, ag ùrnuigh a 'd lathair.
A Shlanuighear, &c.

---

(Am fonn ceudna.)

Tha tròcair 'us fìrinn air comhlach gu sìochal,
'Us sòlas gun strì ac' a'n innleachd na slàinte,
'Us ceartas 'us siochaint, tha lan do thoil-inntinn,
'S co-chòrdadh 's an iobairt, thug Ios' ann ar n-àite.

Mur bàsuicheadh Iosa, bhiodh tròcair gu sìorruith.
Gun chomas di miannan no h-iarrtus a shasach'.
Gun chead aic gu dìllinn, a gàirdean a shìneadh,
'S na peacaich bhochd spionadh, o phiantan nach bàsaich.
Tha tròcair, &c.

Bhiodh 'n fhirinn 'n a rathad, 's an comhnuidh sior-labhairt,
Gach anam ni ceannairc fo 'n mhallachd ni basach'.
Mo bhriathran cha chaochail, ged rachadh cloinn-daoine,
Gu h-uile mar aon duine, do 'n daorsa ro-chraiteach.
Tha trocair, &c.

Ma 's namhaid do Dhia e, 's e 'bhas tha mi 'g iarraidh,
'S cha 'n athraich gu sior mi, o iarrtus mo naduir.
Thuirt mise 'us their mi, mo bhriathran bidh seasmhach,
Gach duine a pheacaich, gu beachda ni basach.
Tha trocair, &c.

Tha siochaint 'us trocair le cheil a co-chordadh,
'S iad toileach 'us deonach na sloigh a bhi sabhailt.
'S mar basaicheadh Iosa, 's an ceartas a dhioladh,
Bhiodh glaist iad 'n a phriosan, 's fo iarunn an sas aig.
Tha trocair, &c.

Gun iochd 'us gun chaoimhneas, riu bhuineadh mar thoill iad,
Ged bhiodh iad gu h-oillteil, ga'n claoidheadh 's ga'n cradhadh.
'S cluas-eisdeachd cha tugadh, d' an caoin no d' an tuireadh,
Ged a ghlaodhadh iad tuille le burralaich rainich.
Tha trocair, &c.

An ceartas ro-ghlormhor cha-n aithne dha trocair,
'S ni mo 's e a choir, luchd a bhroin bhi ga'n slanach.
Ach eucoir cha-n fhuilling, air Dia no air duine,
'S na h-aghaidh grad chuiridh, gu guineach 's gu laidir.
Tha trocair, &c.

Tha 'n ceartas 's an fhìrinn, ro-sheasmhach 'us dìreach,
'S cha 'n aom iad gu dílinn, le ni a tha grâineil.
'S mu pheacaich an duine, as éiginn dha tuille
Am bàs bhi ga fhullang, o 'm buillean tha cràiteach.
Tha tròcair, &c.

Nach glòirmhor an naigheachd, th' aig tròcair ri aithris,
Nach 'eil an geur-cheartas, a bacadh ar slàinte.
Nach 'eil e le chlaidheamh, a dionadh an rathaid,
Gu craobh na beatha, mar thachair 's a gharadh.
Tha tròcair, &c.

An Slànuighear Iosa, dh' fhàg bagradh na fìrinn,
Lan sheasmhach 'us cinnteach 'n uair striochd e gu bàsach.
O n' bhàsaich an t-Urras, ged pheacaich gach duine,
Tha sìth do na h-uile, 'us cuireadh gu slàinte.
Tha tròcair, &c.

Gach beannachd a'm pailteas, tha feumail do'n pheacach,
Ni sruthadh a' nasgaidh, tre 'n charaid a bhàsaich.

Tha 'n t-àrd Rìgh 's a mhathas, mar thobar cur thairis,
Na lionas gach anam, le h-aiteas na slainte.
Tha tròcair, &c.

Tha 'n t-Athair cho riaraicht', le obair 'Mhic Iosa,
'S bheir sòlas d'a iarrtus, gu fialuidh bhi pairteach.
Tha umhlachd cho taitneach, 's nach saor e a' nasgaidh,
Gach anam a bheannach', ni tagradh air sgàth-san.
Tha tròcair, &c.

Nach sinn tha gu buileach, an comain an Urrais,
A ghiulan na buillean, bha guinneach 'us cràiteach.
Nach sinn tha fo fhiachaibh, a ghnath bhi ga riarach,
Is leis-san gu sior sinn, thug diol ann ar n-àite.
Tha tròcair, &c.

A'n comain an Athar, tha 's bithidh gu maireann,
An saibhreachd a mhaithis, chuir 'mhac 'o na h-ărdaibh,
A dheanamh na réite tre fhuil a' chroinn-cheusaidh,
As eugmhais gu 'm b'éigin gu léir dhuinn bhi bàsach'.
Tha tròcair, &c.

'Nis éisdeadh gach anam, le cùram 's ro-aire,
Mu innleachd na maise, ni aiseag gu slàinte.
'Se 'n gliocas neo-chriochnach, a tha anns an Trianaid,
A dhealbh i o shìorr'eachd, gu miorbhuilleach aluinn.
Tha trócair, &c.

Innt' dhealraich gu glòrmhor, uil' bhuaidhean Iehobah,
'Na maise, na mórachd, 's na 'n òirdhearcas aghmhor.
An ceartas tha riaraicht', an fhírinn coi-lionta,
Fhuair trócair a h-iarrtas, 'us síochaint tha sasaicht'.
Tha tròcair, &c.

'Nis éisd thus' a pheacaich, 's bi greasad le cabhaig,
('S e Iosa an rathad) gu Athair na slainte
An fhirinn cha bhac thu, cha till thu an ceartas,
'N t-sligh réidh tha 'us farsuing, gu mathas an Ard-Rìgh.
Tha tròcair, &c.

Tha toileach bhi réith riut, an Dia rinn thu threigsinn.
Ged rinn thu gu h-eucorach géilleadh do shatan.
Do pheacaidhean lionmhor, ni 'm mathadh gu fialuidh,
Mu ghabhas ri Criosd thu thug diol ann a'd aite.
Tha trocair, &c.

'S e creidimh a'n Iosa, 'us aithreachas fìor-ghlan,
Amhain tha e 'g iarraidh, mar riarach' d'a nadur.
Cha mho air do mhathas, na luideagan salach,
Thig truaillidh 'us falamh, 's e airidh tha 'n Slanuighear.
Tha tròcair, &c.

Mu chuireas tu 'n dí-meas, an cuireadh ro-phríseil,
Chaidh thoirt dhuit troi' Iosa, thug diol ann a d' aite.
An ceartas gun siochaint, gun tròcair ach fìrinn,
Riut buinidh gu dìlinn, a'm prìosan a chradhaidh.
Tha trócair, &c.

---

Fonn:—"Auld lang syne."

O thigibh uile gach aon neach,
O thigibh uil' le cíocras,
O thigibh chum nan uisge pailt,
Nan uisge chaisgeas iota.

'Ur n-iarrtus crìdh tha farsuing mor,
'N saogh'l cha leoir gu lionadh,
Gach nì air thalamh tha mar ghaoith,
Nach dean a chaoidh 'ur riarach.
O thigibh, &c.

'Ur nadur truaillidh a bhi baoth,
Thug e a thaobh o Dhia sibh.
Air seachran anns an fhasaich chruaidh,
Mar chaorich thruagh gun dion ac'.
O thigibh, &c.

Air seachran anns an fhasaich sgíth,
A dol an dìth gun fhíor-uisg'.
A' basachadh le iot 's le tart,
An tír na h-airsneul iargalt.
O thigibh, &c.

Ach Iosa Criosd a' charraig chaoin.
Le laimh a Mhaois chaidh phianadh.
Chaidh 'bhualeadh goirt le buillean shlait,
A chum an ceartas dhioladh.
O thigibh, &c.

'N uair bhuaileadh e, ghrad shruth a mach,
Beò-uisg' mar bhuinn fhior-ghlan,
A taomadh feadh gach gleann, 's gach glaic.
A shasach tart 'us iota.
O thigibh, &c.

E thaom a mach mar shruth 'na mhais,
'S an fhasaich thartmhor iargalt.
Toirt fois gach taobh a' measg nan craobh,
'S a cur a dhaoine 'dh' iasgach.
O thigibh, &c.

Toirt beath' is slaint', toirt gean 'us gair.
Anns gach aon ait' 's an triall e,
A sgaoileadh sonais feadh an t-saogh'il,
'S a fagail dhaoine tiorail.
O thigibh. &c.

Dia tha nis toileach riubh bhi réidh,
Le meud a spéis do Iosa.
Thug 'n umhlachd iomlan ann 'ur n-ait',
'S an ceartas ard rinn riaraicht'.
O thigibh, &c.

'Ur n-uile cheannairc 's ar-amach,
Ni a' mathadh dhuibh gu fialaidh.

'Us ann a chaoimhneas 'us a ghradh,
Bheir e dhuibh fardach dhionach.
O thigibh, &c.

Bheir e dhuibh dòchas math troi' ghras,
'Chumas an aird gach ial sibh.
'S co-cheangailt ris an dòchas bheò,
Bidh sìth 'us sólas sìorruith.
O thigibh, &c.

Bheir e dhuibh spiorad naomh nan gras,
Chum e bhi ghnath gu 'r riaghladh.
'Thoirt neart 'us misneach dhuibh 's an ròd,
A tha gu glóir a' trialladh.
O thigibh, &c.

An Spiorad Naomh bhi annaibh tamh,
Dearbhaidh gur clann do Dhia sibh,
A thogas sibh os ceann an t-saogh'il,
Le uile fhaoineis dhiomhain.
O thigibh, &c.

Bheir danachd naomh dhuibh 'n lath'r 'ur Dé,
Ni sibh dha speiseil ciallach
Bheir sonas dhuibh nach leir do dhaoin',
'S nach cuir an saogh'l so críoch air.
O thigibh, &c.

An uair a 'm pailteas ni sibh òl,
Do 'n uisge bheó 'us fìorghlan,
Sibh bithidh aoidheal caoimhneal stold,
N' ur daoine còir 'us fialuidh.
O thigibh, &c.

'S is miann leibh comunn luchd an ól,
Bhur spéis bidh mór gach ial dhoibh.
Co-aontach leó 'n an gean 's 'n an ceól,
A seinn nan óran chiatach,
O thigibh. &c.

'S bidh agaibh nèamh a bhos fo 'n ghréin,
Fior shonas Dè gu 'r riarach.
'Us aoibhneas anns an Spiorad Naomh,
'Ur cridh' le gaol air lionadh.
O thigibh, &c.

Cha b' ionnan sibh 'us luchd na póit,
Na daoin' tha cóir gun chiall ac',
Na daoin' gun tùr, tha cosd an stòir,
Ag ullach' lón d' am miannan.
O thigibh, &c.

A bhios gu tric an tigh an óil,
Gu cridheal, ceólmhor, briathrach,
'S an lamhan 'n gream ac' thar a' bhórd,
A' seinn nan óran dhiomhain.
O thigibh, &c.

Tha 'n t-uisg' so brighmbor do gach neach,
'S e uisg' na beath' tha síorruith.
'Nasgaidh tha e gu bnileach saor,
Do 'n chinne-daon gu iarraidh.
O thigibh, &c.

Na h-uisgeachan tha toileach dhaoin,
'S ann 'ghnath a' taomadh síos tha 'd.
Ach uisg' na beath' tha sruthadh suas,
Toirt sonas buan an Dia dhoibh.
O thigibh, &c.

Gach anam marbh gu grad thig beò,
'N uair ni e òl a dhiol deth.
'S am peacach truagh a tha ri bròn,
Ni e le sólas lionadh.
O thigibh, &c.

Bidh 'n t-uisg so annaibh anns gach am,
Mar thobar slaint nach criochnaich.

Sior shruthadh suas on' chridh' ait,
An còmhradh blasd 's an gniomhran.
O thigibh, &c.

Cha-n fhaigh air thalamh bhos am feasd,
Aon ni a chaisgeas iota.
'S e Iosa Criosd an t-aon amhain,
An t-aon ni nadur riarach'.
O thigibh, &c.

'S e teagasg Spiorad Naomh nan gras,
A theagasg blath mu Iosa.
An t-uisge beò tha daoine 'g òl,
'S a bheir dhoibh glóir nach criochnaich.
O thigibh, &c.

Tha 'n Spiorad Naomh 's an nuadh bhean phòsd,
Toirt cuireadh glòrmhor fial duibh.
Thigibh 's ólaibh, tha 'n tobar lan,
Sior shruthadh 'n aird gu fiorghlan.
O thigibh, &c.

'Se 'n t-uisge beó tha 'n Spiorad cóir,
Measg luchd a bhróin a riarach.
'S tha 'n nuadh bhean phosd' gu milis 'g ol,
Ceart ionann 's eòlas Ios' e.
O thigibh, &c.

Toirt eòlas di air fear a graidh,
'S à chomunn aigh ga lionadh,
Cur sgail 'us follach air an t-saogh'l,
'S ga fhagail faoin d'a miann-sa.
O thigibh, &c.

(Am fonn ceudna.)

'S gur sona esan 's le Mac Dhé,
Gur sona e gu sìorruith,
Gur sona e fo sgàil a sgéith,
Fo sgàil a sgeith gu tìoral.

O bhagraidhean an Tì is àird,
Tha dion 'us blàths fo sgiath-san.
A chionn 's gun d' rinn le iobairt ghasd',
Claidheamh a' cheartais riarach'.
'S gur sona, &c.

Be 'n sealladh uamhasach bha corr,
Bhi faicinn choir ga h-iarraidh.
O'n Urras shèamh a sheas 'n ar n-àit,
'Us le a bhàs thug dioladh.
'S gur sona, &c.

Nochd e mòr uamharrachd a pheac,
An ceartas nochd gun iarraidh.
Nochd e an fhìrinn bhi gun smal,
'S an naomhachd maiseach fìor-ghlan.
'S gur sona, &c.

'Us dhealraich tròcair Dhé amach,
'S a ghlòir 's a mhais rinn mhiannach.
'Us faodaidh truaghan dheanamh ait,
A theich gu fasgadh Iosa.
'S gur sona, &c.

Caomh thròcair Dhé tha aig gu pailt,
Cha chur an ceartas fiamh air.

'S ann tha e 'n còmhnaidh 'n a chul-taic,
A tabhairt fasgadh 's dion da.
'S gur sona, &c.

'S do thaobh na naomhachd mhaiseach ghrinn.
Is i 'thoil-inntinn 's mhiann i.
'S is fhearr leis i na nì 's an t-saogh'l,
'S i ni e gaolach sgìamhach.
'S gur sona, &c.

'Us firinn Dhé cha chuir air sgàth,
'S ann ni i làidir dìan e.
Toirt misneach anam dha 's gach teinn,
Dhi cumail greim ga dhionadh.
'S gur sona, &c.

'Uil bhuaidhean Dhé is iad a cheòl,
A chliu 's a ghlòir gu sìorruidh.
'S iad dealrachadh 'n an sgéimh amach,
A'n gnùis ro mhaiseach Iosa.
'S gur sona, &c.

A reir 's mar bhios e ris air aon',
'Us le a ghaol air lionadh.
A reir sin bidh a shonas pailt,
'Us anam ait gach ial aig'.
'S gur sona, &c.

A reir 's mar dh' fhanas e dha dlùth,
'S ann bhios a ghnuis mar ghrian da.
Solus na beath' sior thigh'nn as ùr,
Toirt tuille luths d' a dhiadh'achd.
'S gur sona, &c.

A reir 's mar leigeas e ris 'thaic,
Bheir e fo smachd a mhiannan.
'S a thruaill'eachd shallach bheir fo chìs,
Bidh e mar rìgh a riaghladh.
'S gur sona, &c.

A chogais féin tha ris an sìth,
Tha lùb gach nì d' a h-iarrtus;
'Us mealaidh e an cinne-daon,
Oir tha le gaol air lionadh.
'S gur sona, &c.

'O iom'gain inntinn tha e saor,
Ro-chùram saogh'lt cha phian e.
Do thoil an Fhreasdal tha e lùb,
Bidh air a ghluinean striochdt' e.
'S gur sona, &c.

Gach nì tha 'g oibreach chum a mhath,
Cha bhi ann gath ga phianadh.
Am blasd' 's an searbh tha tighinn ga reir,
Tha naomh thoil Dhé ga riarach'.
'S gur sona, &c.

Biodh bochd no beartach tinn no slàn,
Suas togaidh cheann gach ial e.
'S cha 'n eagal leis nì 'ghabhas àit'.
'S e ann an làmhan Iosa.
'S gur sona, &c.

'Us rìgh nan uamhas 's oillteil gnùis,
Ged leag air shùil tha fiataidh,
"Le eagal ciont cha teich air chùl,"
Ni teannadh dlùth gun fhiamh air.
'S gur sona, &c.

Cha 'n 'eil aig' gath ga chur an sàs,
Gu guineach, cràiteach, pianail.
Ghlan chreach an Slànuighear e gù bràth,
Ga chuir a'n slabhraidh iarruinn.
'S gur sona, &c.

Tha nis 'n a theachdair aig a chaoidh,
A thoirt a chloinn an phrìosan.
'S gan aiseag steach do riogh'chd na glòir,
Cur crìoch air bròn 's air iargain.
'S gur sona, &c.

'S 'n uair chreanaicheas an cinne-daon,
A mheud 's nach d' aom ri Ios' dhiubh,
Roimh sgalan cruaidh na trompaid mhòr,
Ni 'n glac le dòruinn shiorruith.
'S gur sona, &c.

Le misneach ghaisgeil seasaidh suas,
Gun gheilt gun fhuath 's gun fhiamh air.
'S cha ghluaisear e o 'dhànachd naomh,
Ged bhiodh an saogh'l 'n a ghrìosaich.
'S gur sona, &c.

'S carson a bhiodh air geilt no sgàth,
'S gur h-e a Shlànuighear Iosa,
Tha teachd 'na mhòralachd 's na ghlòir,
Ga thoirt gu solas shìorruith.
'S gur sona, &c.

---

Fonn.—"For a' that, and a' that."

'S e caoimhneas gradhach Iosa Criosd,
A chuirinn sios 's an dàn so.

A ghabh ar nàdur uim' gu fial,
Bhi dha mar Dhia 'n a phaillinn.
Nach gràsmhor e, nach gràdhach e,
Nach caoimhneil, caomh an Slànuighear.
A thàin' thoirt teasairginn do dhaoin,
A bha fo dhaors' do 'n nàmhaid.

Mòr mheud a ghràidh cha ghabh e luaidh,
Chaidh thar gach smuain an àird e,
Ni 's doimhn' 's ni 's farsuing tha na 'n cuan,
Nach tomhais luaidh n'a traigh e.
Nach gràsmhor e, nach gràdhach e,
Nach caoimhneal caomh an Slànuighear,
Chaidh thar gach eòlas meud a ghaoil,
Do thuigse dhaoin' do-rannsuicht'.

An uair 'n ar measg bha 'n Slànuighear Ios'
Bha e gu iosal tàireal.
Na h-uaibhrich mhòr ré 'chuairt 's an fheòil,
Bha air a thòir mar nàmhaid.
Nach gràsmhor e, nach gràdhach e,
Nach caoimhneal caomh an Slànuighear.
Nach d' rinn ar n' aing'eachd bhrosnach' suas,
A chumail uainn a chàirdeis.

A réir 's mar thug clann daoin' dha fuath,
'S ann 'dh' éirich suas 'n a ghràdh dhoibh.
Oir ghabh 'na uchd na buillean uap,
'N a iochd 's 'n a thruas thoirt slàint' dhoibh.
Nach gràsmhor e, nach gràdhach e,
Nach caoimhneal caomh an Slànuighear,
Oir rinn e 'bheath' a leigeil sìos,
Thoirt saors' 'us dion o'n bhàs doibh.

Gheur-lean iad e gun iochd gun spéis,
Rinn iad a cheus gu nàrach.
A lot gu cràiteach goirt 'us geur,
'Us fheòil a reub le tàirngnean.
Nach gràsmhor e, nach gràdhach e,
Nach caoimhneal caomh an Slànuighear.
Oir ghuidh e'n t-Athar as an leth,
Gu'm mathadh e 'm peacadh gràineal.

'S ged chuireadh tosdach e 's an uaigh,
Ghrad dh' éirich suas gu slàn e.
'S cha 'n 'eil e nis ged thug e buaidh,
Do dhaoine truagh na nàmhaid.
Nach gràsmhor e, nach gràdhach e,
Nach caoimhneal caomh an Slànuighear.
Tha nis air àrdach' ann an glòir,
'N a Phrionnsa mòr 's na Shlànuighear.

An lagh ro cheart bha 'g agairt dhaoin',
Rinn e gu naomh e àrdach;
'S an ceartas teann bha 'g iarraidh diol,
Rinn e lan riaraicht' sàsaicht'.
Nach gràsmhor e, nach gràdhach e,
Nach caoimhneal caomh an Slànuighear,
Oir dh' oibrich slàint' do dhaoin' gun treòir,
A chaill gach còir air fhabhar.

E dh' oibrich slàint do dhaoin' gun treòir,
A chuir le 'n deòin' gu bàs e,
'S bha glaodh'ch gu làidir "Deanabh 'cheus,
Deanabh a 'cheus gun chàirdeas."
Nach gràsmhor e, nach gràdhach e,
Nach caoimhneal caomh an Slànuighear.

Nach d' rinn 'n a chòrruich 'n sgiùrsadh sios
Do 'n teine shiorruith chràiteach.

Gach beannachd fheumail do chloinn daoin,
Gheibh iad gu saor o 'lamhan;
Am bochduinn gheibh a diol gu pailt,
Us gheibh an acras sàsach.
Nach gràsmhor e, nach gràdhach e,
Nach caoimhneal caomh an Slànuighear.
Gach anam prìseal 'ni air greim,
Ni e 'n a oighr' air slàint' e.

Nis anam éisd 'us thoir fainear:
Mu 's ann air seachran tha thu,
Do chobh'r cha 'n eil ach ann an Criosd,
Cha 'n fhaigh thu dion ach ann-san.
Nach gràsmhor e, nach gràdhach e,
Nach caoimhneal caomh an Slànuighear.
'S c' arson a chuireadh tu ris cul,
'S gu bheil e rùnach slàint' dhuit.

Mu 's e 's gun teid thu dh' ionnsuidh truaigh,
Do 'n teine bhuan 'us chràiteach.
'S ann chionn 's gu 'n d' rinn thu tàir air Criosd,
'S nach b'i do mhiann bhi sàbhailt.
Nach gràsmhor e, nach gràdhach e,
Nach caoimhneal caomh an Slànuighear,
'S i thoil 's a thlachd bhi 'gabhail truas,
Do dhaoine truagh 'us caillte.

'S cha 'n iad do pheacaidhean chaidh seach,
Gach brist' air reachd an Ard Righ,
'Us aobhar sonruicht' air do sgrios,
Ach do chion-meas air 'shlàinte.

Nach gràsmhor e, nach gràdhach e,
  Nach caoimhneal caomh an Slànuighear,
Tha 'thròcair dhuit làn iochd 'us truas,
  Gabh ris gu luath 's bi sàbhailt.

'S e 'm peac' is mò chuir thu an gnìomh,
  Cur cul ri Ios' an Slànuighear,
Am peac' a dhruid thu mach o Dhia,
  'S a bheir do 'n t-siorruitheachd caillt' thu.
Nach gràsmhor e, nach gràdhach e,
  Nach caoimhneal caomh an Slànuighear,
O tilg thu féin 'n a ghlacaibh gaoil,
  'S bheir e dhuit saors' 'us slàinte.

---

(Am fonn ceudna.)

Cha 'n ann a ghairm nam fìreanach,
  A thàinig Ios an Slànuighear,
Ach 'ghairm nam peacach seachranach,
  Gu aithreacheas na slàinte.
'N a làthair thig, ga d' shlànach thig,
  A'd thruaghan bochd mar tha thu,
Cha d' chuir e cul ri peacach riamh,
  A thàinig dh' iarraidh fhàbhair.

Tha Criosd ga d' ghairm gu h-ealamh, éisd,
  Oir is e Leigh na slàint' e,
'S bu chubhaidh dhuit bhi dha-san géill,
  Oir thug e spéis gu bàs dhuit.
'Na làthair thig, gu d' shlànach' thig,
  A'd thruaghan bochd mar tha thu.

Is leighsidh t-euslàintean gu léir,
  Air son gach creuchd tha sàmh aig.

Ged tha an lagh ro-cheart g'a d' dhìt,
  'S gun chomas dir gu bràth a'd,
An t-Urras mòr rinn ceartas dhiol,
  'S e rinn na fiachan phaigheadh.
'Na làthair thig, ga d' shlànach thig,
  A'd thruaghan bochd mar tha thu,
Bheir e dhuit maitheanas gu fial.
  'S ort dealraidh grian a' chàirdeis.

Neo-airidh tha thu fèin 's gach dòigh,
  'S tu thoill bhi 'n dòruinn chràiteach,
Tha esan airidh thug an diol,
  'Us gheibh thu dion fo 'sgàil-san.
'Na làthair thig, ga d' shlànach thig,
  A'd thruaghan bochd mar tha thu,
Tha nis air àrdach' ann an glòir,
  'S e bheir dhuit còir 's an àit' sin.

Ged bha a'd thràill do 'n pheac' 's do 'n diobh'l,
  'S do d' anamiannan gràineil,
Bheir saorsa dhuit, mar iolair' luath,
  A dh' éireas suas gu h-àluinn.
'Na làthair thig, ga d' shlànach thig,
  A'd thruaghan bochd mar tha thu,
Is ni e thu a'd dhuine saor,
  'S am peac' 's an saogh'l nan tràillean.

Ged bha thu marbh thig t-anam beò,
  'N uair gheibh thu eòlas Slànuighear,
Oir ni do lion le gean 's le ceòl,
  Le aoibhneas 's sòlas shlàinteal.

'Na làthair thig, ga d' shlànach thig,
  A'd thruaghan bochd mar tha thu,
'Us gheibh thu gàirdeachas bith-bhuan,
  A bheath' o shuas ga d' àiteach'.

'S ged bha le peacadh air do thruaill,
  'S mar mhuic ga d' shuain 's a chlàbar,
Ni t-uile neo-ghloin ghlanadh uait,
  Ann a fhuil luachmhor àghmhor.
'Na làthair thig, ga d' shlànach thig,
  A'd thruaghan bochd mar tha thu,
Ni naomh thu, maiseach, grinn, 'us glan,
  'S gun fiù aon smal a'd' nàdur.

'S ged bha thu dall gun solus iùil,
  A sìor chur cul ri samh-shul,
Do shùilean fosglaidh chum 's gun léir
  Dhuit sligh' na réit 's na slàinte.
'N a làthair thig, ga d' shlànach thig,
  A'd thruaghan bochd mar tha thu,
Bheir fradharc iolair' dhuit bhios geur,
  Air glòir Mhic Dhé 's a lànachd.

Ged tha thu meat mar tha an deòir.
  Gun neart, gun treòir, gun tàbhachd,
Bheir spionnadh dhuit a chuireas teich,
  Air uile fheachd an nàmhaid.
'Na làthair thig, ga d' shlanach thig,
  A'd thruaghan bochd mar tha thu,
Do naimhdean mòr bheir orra 'bhuaidh,
  'S ni thu 'n trom-bhual' fo d' shàiltean.

'S ged bha thu coimheach fuar ri Dia,
  A'n naimhdeas dian gach là dha,

Le 'spiorad féin bheir thu gu striochd,
'Us ni do lìon le gràdh dha.
'Na làthair thig, ga d' shlànach thig,
A'd thruaghan bochd mar tha thu,
'S ann chum 's gu cosnadh e do ghaol,
Thàin e do 'n t-saogh'l gu bàsach.

Tha t-uile luideagan gun fheum,
Gu ruig an léin tha 'd gràineal,
Tha truaillidh salach iad gu léir,
Gun fiù aon bhréid ni stàth dhuit.
'Na làthair thig, ga'd shlànach thig,
A'd thruaghan bochd mar tha thu,
Neo-airidh thig, gu lomnochd ruisgt'
Mar thàin' thu 'n tùs o d' mhàthair.

O thig 'us gabh an fhalluing ghlan,
A bheir dhuit mais 'us slàinte,
An fhalluing dh' oibrich Ios' a mach,
'S tha air a meas d'a chàirdean.
'Na làthair thig, ga d' shlànach thig,
A'd thruaghan bochd mar tha thu,
'Si fhìreantachd s' amhàin an deis,
Thu innte an seas le dànachd.

Thig thusa 'g aideachadh gu saor,
'S t-uil' pheacan' sgaoil 'na làthair,
'S na ceil air nì is fiosrach thu,
Oir tha a shùil ga d' rannsach'.
'Na làthair thig, ga d' shlànach thig,
A'd thruaghan bochd mar tha thu,
'S thoir leat gach lochd chuir thu an gniomh,
'Us guidh air Dia an adhlac'.

'Us guidh air Dia an glanadh uait,
  Air sgàth an Uain a bhàsaich,
'S an cuir am folach 'n grunnd a' chuain,
  Iad féin 's gach truaigh tha tatht' riu.
'Na làthair thig, ga d' shlànach thig,
  A'd thruaghan bochd mar tha thu,
Gabh ris an t-saoradh tha an Criosd,
  'Us mealaidh Dia gu bràth thu.

Is mearachd mhòr 'us mealladh treun,
  Bhi 'n dùil thu féin a shlànach',
Bhi dichiollach ri obair dhian,
  A chosnadh Dhia 'sa 'chàirdeis.
'Na làthair thig, ga d' shlànach thig,
  A'd thruaghan bochd mar tha thu,
'S i obair Chriosd amhàin ni feum,
  Is i an stéigh nach failnich.

Air sgàth na h-obair chrìochnaich Criosd,
  'S ann nochdas Dia a ghradh dhuit,
Ach sùil cha toir air t-oibre féin,
  Tha iad gu léir 'n an gràin da.
'Na làthair thig, ga d' shlànach thig,
  A'd thruaghan bochd mar tha thu.
Thu slàint' no saors' cha 'n fhaigh gu sior,
  Ach ann an Ios' an Slànuighear.

---

Fonn.—"Och nan och, us och mo leòn."

Nach truagh na daoin tha deanamh tàir,
  Air cuiridhean ro-chaoin na slàint',

Nach truagh na daoin' tha deanamh tàir,
  Air caoimhneas gràdhach fhlaitheanais,

Ged thàin' an Slànuighear do'n t-saogh'l,
  A dh' oibreach slàint' do 'n chinne-daon,
'N am beachd 's na 'm barail tha e faoin,
  'Us air an gaol neo-airidh e.
An fheòil a thoileach, 's i am miann,
  An saoghal chosnadh, 's e an Dia,
'Us le an togradh bhi cho dian,
  Tha iad an lion an àbhaistear.
          Nach truagh, &c.

Iad meallta seachranach gu truagh,
  Fo dhruidheachd peacaidh 's e ga 'n cruadh'ch,
'Sior ghealltuinn sonais dhoibh bhios buan,
  'Us iad 'n an suain chadail aig,
'N an deann-ruith chabhaig mar na doill,
  A' greasadh tha 'd a là 's a dh'oidh'ch',
A dh' ionnsuidh ifrinn na mòr oillt,
  Chum iad bhi claoidht' 'n a lasraichean,
          Nach truagh, &c.

'S 'n uair ruigeas iad air ceann na réis,
  Le sùilean fosgailt' 'n sin is léir,
Na truaighean thug iad orra féin,
  Bidh corruich Dhé, 's a mhallachd orr',
'Us cò a theireadh nach do thoill,
  Gach peanas ni an ceartas roinn,
'S gun d'rinn iad dì-meas le 'n cion sgoinn,
  Air gràdh 'us caoimhneas fhlaitheanais.
          Nach truagh, &c.

Chuir iad gu suarach tròcair Dhé,
'S cha b' e an àilleas bhi ris réidh,
Ged chaidh a mhac 'n an ait a cheus,
A chum 's nach b' éiginn 'm peanasach.
Ach nis a chionn 's gun chur ris cùl,
An ceartas teann grad fheumaidh dùsg,
'S le chlaidheamh lainnreach liomhte rùisgt',
Ni e 'n geur sgiùrs' gun teasraiginn.
Nach truagh, &c.

Nach truagh a mhalairt rinn na daoin',
'N anmana chaill iad 'cosnadh 'n t-saogh'il,
'Us tha e nis dhoibh caillt maraon,
Ged bu ghaolach caidreach iad.
Sìor ghuidh' na mallachd bidh gu bràth,
'S ann do an t-saogh'l d'an tug iad gràdh,
A chionn do thrìd gun robh iad meallt,
'S a b' aobhar call an anam dhoibh.
Nach truagh, &c.

Tha mòran ann le 'm fiosrach féin,
Nach 'eil ri Dia iad fathast réidh,
Ach 's e am beachd mu 'n fàg iad 'chré,
Gu 'm pill, 's gu 'n géill le h-aithreachas,
'Us gun aon teagamh ann an crìdh',
Nach 'eil ac' romp' gu leòir do thìm,
Gu 'm pill iad fathast tha iad cinnt',
Nach ann 'n an cinn tha 'n amaideachd?

Nach truagh na daoin' a tha cur dàil,
A'n cùisean cudthromach an slàint',
Nach truagh na daoin' a tha gu meallt',
A sìor chur dàil an aithreachas.

'Se sàtan féin am fior cheann-iuil,
  Gu seòlta, cealgach, tha ga 'n stiùr,
Ag ràdh, "Am bàs cha 'n 'eil dhuibh dlùth,
  'S gu leòir a dh' ùin' gu aithreachas.
Creidibh mise 's na cuiribh 'n suim,
  Gach rabhadh bheireadh daoine dhuibh,
Caidreach, beadrach, tha mis' do m' chloinn,
  'S is math leam aoibhneas anam ac'".
      Nach truagh, &c.

Tha breugan shàtain tigh'nn ga 'n réir,
  Gu milis blasd d' an nàdur breun,
'S mar sin tha iad ga 'm mealladh féin,
  A' ruith na réis neo-eagalach.
Ach thig mar ghadaich anns an oidhch',
  Am bàs gun chaismeachd 's ni an claoidh,
'Us gearraidh sìos iad mar an daoidh,
  Gu sìorruith 'chaoidh an amaideachd.
      Nach truagh, &c.

An sin o'n codal ni iad dusg',
  'Us tuitidh 'm folach o an sùil,
'S gu soilleir chi gach car 'us lùb,
  A bha an rùn na nathrach ud.
'N sin chì iad e 's cruaidh-ghuin 'us péin,
  Tre 'n anam theid mar chlaidheamh geur,
An cogaisean ga 'n agairt féin,
  'Us iad ga 'n léir le 'n achmhasan.
      Nach truagh, &c.

An dòchas 'n sin bheir suas an deò,
  'S togaidh tuireadh truagh a bhròin,

Tha sinne caillt' 'us saors' nis mò.
  Cha tig thoirt sòlas anam duinn.
Dol fodh' a tha sinn, 's bidh gu buan,
  'S an doimhneachd mhòir tha iargalt truagh,
Ar claoidh 's ar cràdh chaidh thar ar smuain,
  Cha ghabh e luaidh no aithris dhuinn,
Eucòir na còir' cha chuir air Dia,
  Ged dh' fhuiling sinn deich mìle bliadhn',
Oir roghainn airsan chreid an diobh'l,
  Chionn gun robh 'bhreugan taitneach dhuinn.
    Nach truagh, &c.

Tilgibh sibh féin 'n a ghlacaibh gràidh,
  Ciontach 'us truaillidh ged a tha.
Grad dheanaibh e gun mhionaid dàil,
  'S gun là nan gràs leig seachad oirbh.
Mo mhìle mallachd air an dàil,
  Leis am bheil an'maibh truagh ga 'n call,
O gabhaibh rabhadh 'chàirdean gràidh,
  'S an cothrom àigh dol seachad oirbh,
Dia tha nis toileach ruibh bhi réidh,
  Grad chreidibh e 's na b'i a bhréig,
Liobhraibh gu léir 'ur n-anam dha,
  Ann a làthair-san deanaibh sleuchd,
    Nach truagh, &c.

---

Fonn.—"S ho ro gur toil ro thoil leam." no "Hey Johnie Cope."

Duisgibh, duisgibh, 's gabhabh rabhadh,
  Dùisgibh, dùisgibh suas gu h-eallamh,

C'arson nach dùisgeadh as 'ur cadal,
'S gun an t-anam sàbhailt.

Thar gach nì tha 'n t-anam luachmhor,
'G éiridh 'n àird os ceann ar smuaintean,
'S e bhi reusant dh' ardaich suas e,
Le 'chuid bhuaidhean àluinn.
Coslas Dhé tha air 'us ìomhaigh,
'Thaobh a thùir 's a bhuaidhean inntinn,
'Us mar esan bidh e sìorruith,
Chaiodh nan cian cha bhàsaich.
Dùisgibh, &c.

'N t' anam 's gach àm 's e an duine,
Co dhiù ni falbh e no fuireach,
Cha 'n e 'n saogh'l so crìoch a thuruis,
Cha tuit e leis a phailluinn.
Ach theid a null do shaogh'l nan spiorad,
Far an seas e 'n làthair a' Bhreithimh,
'S gheibh e 'n sin a réir a shlighibh,
Ma 's milis e no cràiteach.
Dùisgibh, &c.

Mu 's duine e bh' air ath-nuadhach',
Agus Criosd d'a anam luachmhor,
Theid air ball e steach do shuaimhneas,
'Measg an t-sluagh tha sàbhailt'.
Ach ma bha e gun bhi iompaicht',
Ged a dh' fhaodadh e bhi sìobhalt',
'S breug sam bith bhi dha mar dhìdean,
Bidh gu sìorruith caillt e.
Dùisgibh, &c.

Call an anam cha ghabh luaidh leinn,
  Chaidh tur thairis air gach uamhas,
Caillt do Dhia, do nèamh, 's do shuaimhneas,
  Caillt a'n truaigh gu cràiteach.
Geur chorruich Dhé, ga shìor bhualadh,
  Mar na lasraichean 'us fuaim ac',
'S chogais 'g radh "'s tu thoill na fhuair thu,"
  'S gun aice truas no bàigh dha.
Dùisgibh, &c.

C' uim' a dh' fhanadh ann a'd chadal,
  Agus t-anam bhi fo 'n mhallachd,
'Us as do chionn gu sìnnt' 'n tarruing,
  Claidheamh ceartais 'n Ard Rìgh.
C' uim' a chaidhleadh tu gu suaimhneach,
  Agus Dia bhi ann an gruaim riut,
'S gairm na caismeachd ann a d' chluasan,
  Teich gu luath 's bi sàbhailt'.
Dùisgibh, &c.

'N àit' gu cadal bruach an léir-sgrios?
  Agus i mar astar ceum dhuit,
Deò do bheatha mu ni d' thréigsinn,
  Théid a'd leum do 'n ghainntir,
'N àm gu cadal, 's t-ùin' a trialladh?
  Ga d' ghiùlan leath' mar an dian-shruth,
A greasad chum 'n spùt-uisg' fiadhaich,
  Bheir do 'n t-sìorruidheachd caillt' thu.
Dùisgibh, &c.

Teich gu luath á baile 'n léir-sgrios,
  Mu 'n dean tuiteam corruich Dhé ort,

Tein' 'us pronnusg o na speuran,
  Doinionn gheur an àmhghair,
Teich-sa, teich-sa gu ro-luath as,
  Gun aon sùil thoirt thar do ghualainn,
'Us as do dhéigh fag an truaill'eachd,
  Leis gach truaigh 'us teanntachd.
    Dùisgibh, &c.

Teich le cabhaig chum an t-sleibhe,
  Air an deachaidh Ios' a cheusadh,
'S Dia bheir còmhail dhuit an réite,
  'S éiridh grian na slàint' ort.
'S 'n uair ni sealltuinn air do chùlthaobh,
  'M bail' a dh' fhàg thu, chi 'n a smùid e,
Teine gairsneach gaoth ga sgiùrsadh,
  Mar fhùrnais, 's mar éamhuinn.
    Dùisgibh, &c.

Teich gu luath 's thoir steach do 'n airc ort,
  Chum an tuil nach dean do bhàthadh,
'S coma leat gu dé their càch riut,
  Ged bheir àbhachd cainnt dhuit.
Uinneagan nan nèamhan dortadh,
  'S tobraichean na doimhne còmhla,
Brùchdadh mach 'n uisge chòmhdaich 's,
  Beanntan mòr 's gach àite.
    Dùisgibh, &c.

'N uair ni tighinn an lom-sgriob ud,
  Gach aon neach nach 'eil a 'n Iosa,
Fòg'rar mach e as gach dìdein,
  'S théid an dìth gu bràth e.
Teich gu luath 'o chlaidheamh 'n dioghaltair,

'Chrìdh' tha teth 's le cabhag trìalladh,
Mu gheibh thu 'n taobh mach do 'n dìdean,
Bidh le cinnt do bhàs aig.
Dùisgibh, &c.

'N t-anam truagh a tha gu 'n tròcair,
Tha an croch' os cionn na doruinn,
Air snath'nn na beath', 's gun ach breòt' i,
'Thruaigh 's a bhròn tha teann air.
Ann an Criosd tha saors' do t-anam,
O na pheacadh 's o'n a mhallachd,
Liobhair e 'na làmhan thairis,
'S bidh gu h-ealamh sàbhailt'.
Thig ga ionnsuidh buileach falamh,
Ciontach truaillidh gu neo-airidh,
'S do mhisneach gu léir dean tharruinn,
O na charaid 'bhàsaich.
Dùisgibh, &c.

---

FONN.—"'S ho ro Mac Coinnich, taillear." no
"I'm wearin awa' Jean."

'Si fìreantachd an t-Slànuighir,
An deis amhàin bheir slàint' dhomh,
'Si fìreantachd an t-Slànuighir,
A bheir dhomh dànachd naomh.
An fhìreantachd tha tàtht' rium,
'S a dh' oibricheas mo nádur,
Is luideag i tha gràineal,
Nach toir dhomh blàiteach caomh.

An fhìreantachd tha tàtht' rium,
  Ged bhiodh i air a càradh,
Cha 'n fholaich i mo nàir dhomh,
  'S fo 'n mhallachd fàgaidh sgaoilt.
                    'Si fìreantachd, &c.

Mo pheacanan bha gràineil,
  Chaidh iad a mheas do 'n t-Slànuighear,
'S chaidh buntainn ris gu cràiteach,
  Mar gu 'm b' e 'n t-àrd cheann-feadhn'.
Is amhuil sin gu gràsmhor,
  Neo-airidh ged a tha mi,
Chaidh mheas domh obair àluinn,
  'S o'n mhallachd dh' fhàg mi saor.
                    'Si fìreantachd, &c.

'S e creideamh thug dhomh pàirt dhi,
  Is e rinn greim le 'làimh dhi,
'Us rinn mu 'm thimchioll càradh,
  Mar fhalluinn slàinte shaor.
Tha iomlaineachd a ghnàth innt',
  'S a chaoidh cha ghabh i càradh,
'S cha dean mi féin ni 's fheàrr i,
  Ged ni mi fàs ro-naomh.
                    'Si fìreantachd, &c.

'S ann innt' bhios mi air m' àrdach,
  Gu seasamh 'n làth'r an Ard Righ,
Innt' mealaidh mi a chàirdeas,
  'S a chomunn gràdhach caomh.
Innte gheibh mi o 'n Ard Rìgh,
  An Spiorad Naomh ga m' àiteach,

Chruth-athraicheas mo nàdur,
'S a bheir dhomh àilleachd naomh.
'Si fìreantachd, &c.

Is i amhàin ni stà dhomh,
Oir leagaidh sìos gu làr mi,
'S gu cinnteach sin is feàrr dhomh,
Na mi bhi làn do 'n ghaoith.
Is i amhàin ni stà dhomh,
Oir togaidh i a'n àird mi.
'Us cuiridh mi gu càirdeal,
A'n comunn blàth nan uaomh.
'Si fìreantachd, &c.

Bu mhath leam innt' bhi còmhdaicht',
'N uair thig gu amhainn Iordain,
'Si lionadh mi le sòlas,
'S dhomh bheireadh dòchas naomh.
Is i an fhalluinn àraid,
A sgoilteas amhainn 'bhàis domh,
A chum a null gu 'n tàr mi,
Do thìr Chanàan chaoimh.
'S i fìreantachd, &c.

'S ann buileach nasgaidh 'tha i,
Gu saor do 'n pheacach 's gràineil,
Mu ghabhas e mar tha e,
Ri Slànuighear a' ghaoil.
Nach amaideach an àireamh,
A tha neo-ghann 's an fhàsaich,
Tha 'g earbs' á dìchioll nàduir,
Le sùil gu 'm fàs iad naomh.
'Si fìreantachd, &c.

A dhaoine truagh tha sàraicht',
  Le 'r luideagan ga 'n càradh,
Grad ghabhaidh 'n deise bhlàth so,
  I sean cha 'n fhàs a chaoidh.
Is i amhàin bheir dion dhuibh,
  'S ged bhiodh an saogh'l 'n a ghrìosaich,
'S na lasair thein an iarmailt,
  Bhiodh sibh gun fhiamh gun oillt.
            'Si fìreantachd, &c.

---

(Am fonn ceudna.)

'M féin-fhìrean tha ga shàrach',
  A cumail deise shlàn air,
'M féin-fhìrean tha ga shàrach,
  Le charaichean gun fhiù.
Bha Adhamh 'na fhéin-fhìrean,
  'N uair bha e le mhòr dhichioll,
Fuadh'l duilleach a' chroinn-fhìge,
  A thoirt dha dìon o 'n t-sùil.
Nach e gu mòr a b' fhiachail',
  An còmhdach gasd' thug Dia dha,
Craicionnan uain chaidh ìobradh,
  Mar bhitheadh Criosd ri h-ùin'.
            'M féin-fhìrean, &c.

Nam b' aithne dha na h-àith'ntan,
  Cho buileach iomlan 's tha iad,
Nach ruig e orr' le 'chàramh,
  Bhiodh 'bheul air fhágail dùint'.

Nan soillsicheadh 'n lagh rìoghail,
  A chridhe dorch' 'us inntinn,
Ghrad sguireadh e d' a dhichioll,
  'S bhiodh e gu dìblidh brùit'.
    'M féin-fhìrean, &c.

Ged tha e chum bhi suaimhneach,
  Cur deise bhlàth mu 'n cuairt da.
Ni lagh a' cheartais ruagadh,
  'S ni e gun truas a rùsg'.
'S cha 'n fhàg aig bréid ni stà dha,
  No dh' fhollaicheas a nàir dha,
Na shealladh féin bidh gràineal,
  'S theid bheachdan àrd air chùl.
    'M féin-fhìrean, &c,

'S e 'n t-aineòlas 's an t-uabhar,
  A chur le dichioll fuadh'l e,
Nan luideagan tha suarach,
  A chumail suas a chliù.
Cha 'n àill leis tigh'nn gu gràineal,
  Ach gus an téid nis féarr e,
'N a bharail féin tha làidir,
  Gu 'm bi e slàn ri ùin'.
    'M féin-fhìrean, &c.

Nach b' fhearr gu mòr dha striochdadh,
  'S bhi 'g aideachadh gu ciallach,
Gu bheil le lagh na Trianaid,
  E steach a 'm prìosan dùint'.
'S nach tig e mach le dhichioll,
  A chaoidh air dorus phriosain,

Gu 'n cum an ceartas sios e,
Mar cuir a 'n Ios' a dhùil.
'M féin-fhìrean, etc.

A dhuine thruaigh tha sàraicht',
Do luideagan dean fhàgail,
Thig, ann an àit' bhi càradh,
Mar pheacach gràineal rùisgt',
'S gabh ris an trusgan àluinn,
Chaidh oibreach dhuit le Slánuighear,
Tha fighte gun ghream snathaid,
'S a bhios gu bràth dhuit ùr.
'M féin-fhìrean, &c.

'S e sin an trusgan aoibhinn,
Sios anns an suidh na h-aoidhean.
Gu léir aig bòrd na bainnse,
'N uair thig Rìgh 'chaoimhneas dlùth.
'S i so an deise uachdrach,
A chaidh a mheas d' a shluagh-san,
Ach deis na naomhachd uasal,
Tha i gach uair dhi dlùth.
'M féin-fhìrean, &c.

I so is obair snathaid i,
A theid ni 's fhearr le càradh,
Obair an Spioraid ghràsmhoir,
Bhios sìor thoirt gràis as ùr,
Le dichioll bi-sa saothrach',
Co-oibreach leis-san daonnan,
Ga d' irioslach' 's ga d' naomhach',
'S ga d' fhàgail gaolach ciùin,
'M féin-fhìrean, &c.

I sud 's i bonn do dhòchais,
  Air flaitheas a bheir còir dhuit,
A chumas suas ri d' bheò thu.
  'S 'n uair theid thar Iordan null.
I so is obair gràis i,
  Aig ath'rachadh do nàduir,
Ga d' naomhachadh 's ga d' fhàgail,
  A'd chruith'eachd àluinn ùr.
    'M féin-fhìrean, &c.

Le do dhìchioll 's le d' chàradh,
  Tha thu a deanadh tàire,
Air fìreantachd an t-Slànuighir,
  A thug a ghràs dhuit dlùth;
An fhìreantachd bheir dion duit,
  Gu seasamh 'n làthair na Trianaid,
Cha 'n àill leat a bhi striochd' dhi,
  Ach cur gun chiall rith' cul.
    'M féin-fhìrean, &c.

---

Fonn.—"Cha tig Mòr mo bhean dhachaidh."
"Lochaber no more." a chiad chuid de 'n fhonn.

C' uim' a thréig mi O m' Athair,
  'S nach toir aire do m' ghlaodh,
C' uim a cheil thu do ghnùis orm,
  'S mi cho dlùth air an aog.
Cha d' rinn eucoir air duine,
  Riu rinn buntuinn gu caomh,

Ged a tha mi 'nis fullang,
  Agus m' fhuil ac' g' a taom.
                C' uim a thrèig, &c.

Riamh cha deachaidh air seachran,
  O do reachd, 'tha ro-naomh,
Sheas gu dìleas, 's gu daingnean,
  'N aghaidh mearachdan dhaoin',
                C' uim a thréig, &c.

Ged a'm aghaidh rinn dùsgadh,
  Le droch rùn domh, clann-daoin',
Is e thus' a bhi 'n gruaim rium,
  Fàth mo smuairean 's mo chaoidh.
                C' uim a thréig, &c.

Is e thus' a bhi 'n gruaim rium,
  Riamh nach d' fhuair mi ach caomh,
Chuir air m' anam trom uamhunn,
  'S dh' fhàg cho truagh mi 's an t-saoghal.
                C' uim a thréig, &c.

Uait na dean-sa mo sgaradh,
  O m' Athair ro-chaomh,
Tha am anam sìor fhannach',
  Tha mo spionnadh ga chlaoidh,
                C' uim a threig, &c.

O, na fàg mi gu buileach,
  'N làmhan guinneach nan daoidh,
Dean am peacadh dhoibh 'mhathadh,
  Dhoibh cha 'n aithne mo ghaol.
                C' uim a thréig, &c.

Tha m' obair s' nis crìochnaicht',
Tha mi triall as an t-saogh'l,
Choisinn sìochaint ri Dia dhoibh,
Thug diol air son dhaoin'.
C' uim' a threig, &c.

Thusa 'Shlànuighir bheannaicht',
Is ann agad s' bha 'n gaol,
'N uair a leig thu sios t-anam,
Dhuinn o'n mhallachd thoirt saors'.

Riutsa bhuin sinn gu nàrach,
'N uair a bha thu 'measg dhaoin:
Rinn sinn dì-meas us tàir ort,
Rinn sinn d' àilleachd chur faoin.
Thusa 'Shlanuighir, &c.

'Se ar n-aingidheachd, ghreannach,
Rinn do sparradh ri craobh,
'Us t-fhuil phrìseil ga frasadh,
'Us sruthan bras aic' ri d' thaobh.
Thusa 'Shlanuighir, &c.

'S sinne thoill bhi ga 'r bualadh,
Leis a' chruaidh cheartas naomh,
'S sinne thoill bhi ga 'r pianadh,
Ann am priosan na daors'.
Thusa 'Shlanuighir, &c.

'S sinne thoill bhi ga 'r treigsinn,
'S ann an leir-sgrios ri caoidh,
'S cha bu tusa aon ghradhaich,
'Sheas 'n ar n-aite ga d' chlaoidh.
Thusa 'Shlanuighir, &c.

Gruaim 'us corruich an Athair,
'S sinn an ceartas a thoill,
Chionn 's gu bheil sinn 'n ar peacaich,
Chaidh air seachran o'n bhroinn.
Thusa 'Shlanuighir, &c.

Ach bha thusa, 'Thi bheannaicht',
Gun aon smal ort o'n t-saogh'l,
Gu neo-thruaillidh 'us maiseach,
Buileach sgairte o dhaoin.
Thusa 'Shlanuighir, &c.

B'e bhi 't-urras 'n ar n-àite,
Rinn do shàrach 's do chlaoidh,
Ar 'n-uil' pheacannan gràineil,
Bhi ort caraicht' le 'n oillt.
Thusa 'Shlanuighir, &c.

Leis an eallach bha uamharr',
Thugadh buaidh ort leis an aog,
'S ged a chuireadh 's an uaigh thu,
'N aithghearr fhuair thu mu sgaol.
Thusa 'Shlanuighir, &c.

Dh' oibrich saors' a bhios sìorruith.
'S tha gu fialuidh do dhaoin,
Ni an sàsach', 's an riarach',
'S a bheir Dia dhoibh gu saor.
Thusa 'Shlanuighir, &c.

Thoir dhomh éisdeachd a dhuine,
'S na bi tuilleadh gu faoin,
Gun bhi 'g earbsadh rium t-anam,
'S mi t-aon charaid 's an t-saogh'l.
Thusa 'Shlanuighir, &c.

Bheir dhuit saorsadh 'o'n mhallachd,
  Bheir dhuit maitheanas caoin,
Bheir gu fialaidh gach beannachd,
  Bheir do t-anam lan shaors'.
      Thusa 'Shlanuighir, &c.

Bheir mi saorsa o'd thruaill'eachd,
  'S dhuit bheir buaidh air an t-saogh'l,
'Us gu àirde nam flaitheas,
  Ni mi t-aiseag a'm ghaol.
      Thusa 'Shlanuighir, &c.

---

(Am fonn ceudna.)

O, gu 'm b' aithne dhuibh uile,
  Gach nì bhuineas d' ar sìth,
Mu am bi sibh caoidh tuille,
  'S iad gu buileach gu 'r dìth.

'S ann chuir sìochaint air thalamh,
  O na flaitheas thàin' mi,
A thoirt Dhé agus dhaoine,
  Gu bhi 'n aonachd 's an sìth.
      O, gu 'm b' aithne, &c.

A thoirt saors' do luchd ceannairc,
  Bha gu ceart air an dìt,
Bha an cuibhrichean ceangailt,
  Fo na mhallachd gun chlì.
      O, gu 'm b'aithne, &c.

Sibhs' tha trialladh 's a mhearachd,
  A sior chathach gu dian,

'N aghaidh mòrachd 'us mathas,
'N Tì tha beannaicht' gu sìor.
O, gu 'm b' aithne, &c.

Mise 'sheasamh 'n ur n-àite,
'N ceartas àrd rinn mi dhiol.
'Us le ùmhlachd gu bàs thoirt,
Dh' oibrich slàint' dhuibh bhios sìor.
O, gu 'm b'aithne, &c.

'S ann a'm bhàs-sa 'n a thròcair,
M' Athair chomhlaicheas sibh,
'S ni e 'bheannachdan dhòrtadh,
Bheir dhuibh sòlas gun dìth.
O, gu 'm b'aithne, &c.

Ni 'ur peacaidhean mhathadh,
'Us a ghlanas 'ur crìdh',
Tre na chreideamh tha annams',
Chum bhi beannaicht' le sìth.
O, gu 'm b'aithne, &c.

Bheir dhuibh dànachd 'na fhianuis,
'S bheir bhur miannan fo chìs,
Ni sibh gràdhach ro-riaraicht',
Eudmhor, ciallach 's gach nì.
O, gu 'm b' aithne, &c.

Ach mu chuireas sibh cùl rium,
'Us nach rùnaich dhomh striochd,
Thig an là anns an éigh sibh,
'S nach fhaigh éisdeachd gu sìor.
O, gu'm b' aithne, &c.

Thig an là anns an éigh sibh,
  'S corruich Dhé ga 'r ro-phian,
Ann an cruaidh-chàs na h-éiginn,
  Dol gu leir-sgrios gun chrìoch.
      O, gu'm b'aithne, &c.

Ann am follach o 'r sùilean,
  Bithidh cumhnant' na sìth,
Agus fuil mo chroinn-cheusaidh,
  Dhiubh gun éifeachd gun bhrìgh.
      O, gu'm b'aithne, &c.

Chuir sibh suarach mo ghràdh dhuibh,
  Chuir mo bhàs an neo-phrìs,
Chuir sibh 'n dì-meas mo shlàinte,
  'S mi cha b' àill leibh mar Rìgh.
      O, gu'm b'aithne, &c.

'S e a thuirt ri Pilat,
  An droch bhreitheamh bha fiar,
Cuir Barrabas ma réir duinn,
  'S mise 'cheusadh da'r miann.
      O, gu'm b' aithne, &c.

Sann a bha sibh ag éigheach,
  "Is e Cesar ar Rìgh,"
'S mise rinn sibh a cheusadh,
  Leis an eud a bha clì.
      O, gu'm b'aithne, &c.

B'iad 'ur miannan Barrabas,
  Agus Sàtan bhur rìgh,
Rinn sibh 'chaomhnadh d' ar n-iarrtas,
  'S esan, riar'chadh 's gach nì.
      O, gu'm b'aithne, &c.

Cha tug éisdeachd do 'm ghlaodhsa,
  Rium cha d' aom sibh 'ur crì,
Ghabh mar uachdran an deamhan,
  Cuir m' uil chomhairl' 'n neo-bhrìgh,
        O, gu'm b'aithne, &c.

Cha toir éisdeachd do 'r glaodh-se,
  Ged a chaoin sibh gu sìor,
Tha sibh caillte gun tròcair,
  A'n eu-dòchas gun chrioch,
        O, gu'm b' aithne, &c.

Ged a shileadh 'ur sùilean,
  O fhìor dhùrachd 'ur crì,
Tha mo dhorus 'nis duinte,
  Chuir mi cul ruibh gu sìor.
        O, gu'm b'rithne, &c.

Thoir-sa éisdeachd dhomh anaim,
  'Us mi labhairt riut sìth,
Gheibh uam dion agus fasgadh,
  'S mi do charaid tha fior.
        O, gu'm b'aithne, &c.

Mu 'n toir nuas mo chaomh bhratach,
  Bratach thaitneach na sìth,
'N uair a ghlacas mi 'n claidheamh,
  Claidheamh 'cheartaia thoirt diol.
        O, gu'm b'aithne, &c.

Mu'n téid fodh' a'n eu-dòchas,
  'Caoidh do ghòraich gu sìor,
'S ged a ghlaodh's tu air tròcair,
  Cha 'n fhaigh sòlas do d' chrì,
        O, gu'm b'aithne, &c.

Fonn.—"Tha gaoth mòr, tha gaoth mòr,
Tha gaòth mòr air an dùn."

Ged a bha cloinn daoin fo'n mhallachd,
'Us na flaitheas orra dùint',
Thàin an Slànuighear gu talamh,
'S dh'fhosgail rathad dhoibh as ùr.

Seinnibh ceòl, seinnibh ceòl,
Seinnibh ceòl le aon rùn,
Seinnibh ceòl, seinnibh ceòl,
Seinnibh ceòl 'n òran ùr.

Ghiulan e gu leir a' mallachd,
Bha d' a anam goirte ciùrt,
'S slighe réiteach dh' ionnsuidh 'n Athair,
Gu bhi tarruinn dhasan dlùth.
Seinnibh ceòl, &c.

Ged bha daoine sgrioste caillt',
Dh' oibrich slàint' dhoibh 's thug e dlùth,
'S tha i nis gu saor 'n an tairgs',
Mar cuir le'n aing'eachd iad ri cùl,
Seinnibh ceòl, &c.

An namhaid treun phronn fo chasan,
Thug do'n nathair claigionn bruit',
Spion a chreich o fhiaclan casgraidh,
Thug fo smachd an droch cheann-iùil,
Seinnibh ceòl, &c.

'M peacadh dhìt e 's thug e buaidh air,
'S iomadh truaghan aig fo 'ghlùn,

'Gleac 's a cathachadh gu cruaidh ris,
  Thugadh 'nuas e chum na h-ùir.
                Seinnibh ceòl, &c.

An saoghal mòr le uaill 's le stòras,
  'S mhiannan feòlmhor chuir air chùl,
Colgach feargach mar an leòmhan,
  Dh' fhàg gun treòr e call a lùth'is,
                Seinnibh ceòl, &c.

'M bàs bha rioghachadh le h-uamhas,
  A thug buaidh air daoin o thùs,
'Ghath chum dochann thug e uaith e,
  'S bheir a shluagh o'n phrìosan dhuint,'
                Seinnibh ceòl, &c.

'S ged bha sìnnte anns an uaigh e,
  O throm-shuain ghrad rinn e dùsg,
Bhrist e glasan 's thug e buaidh orr',
  'S dh' éirich suas a chum a chrùin.
                Seinnibh ceòl, &c.

Gach beannachd fheumail do chloinn daoine,
  Tha ri fhaotainn le deadh rùn,
Trìd an Uain a chaidh a cheusadh,
  'Us a dh'éirich mach o'n ùir.
                Seinnibh ceòl, &c.

Saors' o'n pheacadh 'us o'n mhallachd,
  Saors' o abhaistear nan lùb,
Us saors' o'n t-saoghal mhealltach charach,
  'Bhios ga'r dalladh le cion tuir.
                Seinnibh ceòl, &c.

Am bàs 'n uair thig, rìgh nan uamhas,
Am ar fuasglaidh bithidh dlùth,
'N t-anam saorar o gach truaill'eachd,
'N corp bidh suaimhneach anns an ùir.
Seinnibh ceòl, &c.

Ach ri fuaim na trompaid éibhinn,
'N uair a sheidear i ni dùsg',
'S éiridh suas 'n a chruitheachd àluinn,
'S dreach an t-Slànuighear 'n a ghnùis.
Seinnibh ceòl, &c.

Us sibhse uile a fhuair còir ann,
'S chuir ann dòchas mar cheann-iùil,
'S tha ga leanntuinn trìd an fhàsaich,
'Deanadh dhàsan fantuinn dlùth,
Seinnibh ceòl, &c.

Us ann 'na láimh tha riagh'l na cruitheachd.
Tha 'na shuidh' aig an stiùr,
Sior earbaibh gach cùis ri 'fhreasdal,
'S bidh a theasairginn dhuibh dlùth.
Seinnibh ceòl, &c.

Ach sibhs' nach do ghabh air eòlas,
'Us ri 'thròcair tha cur cùl,
Tha sibh caillt' gun Dia 's gun dòchas,
'Us gu dòruinn triall gu luath,
Deanabh bròn, deanabh bròn,
Deanabh bròn o chrìdh' ciùrt'.

Rinn sibh di-meas air an t-Slànuighear,
Tha e tàireil ann ar sùil,

'S mu ni bàsach mur a ta sibh,
  Theid do'n èamhuinn theinteach dhùint'.
          Deanabh bron, &c.

Ach mu philleas sibh gun teagamh,
  'Us 'mhi-chreidimh chur air chul,
Ainglean togaidh suas gu h-ealamh,
  Le mòr-chaithream co-sheirm ciùil.
    'Us seinnidh ceòl, seinnidh ceòl,
      Seinnidh ceòl, le aon rùn,
    'Us seinnidh ceòl, seinnidh ceòl,
      Seinnidh ceòl 'n òrain ùr.

---

(Am fonn ceudna.)

Ged tha 'n soisgeul ann an cluasan,
  Cha-n-eil buaidh aig air na daoi,
Dhruid an cridh'chan 's rinn an cruadh'chadh,
  Gun bhi smuaineach' air le sgoinn.
    Seid a nuas, seid a nuas,
      Seid a nuas 'Spioraid Naoimh,
    'S cuir gu gluas'd, cuir gu gluas'd,
      Cuir gu gluas'd 'n sluagh le d' ghaoith.

Orra séid le d' anail chùbhraidh,
  Thoir deadh iùil dhoibh agus soills',
Dean an cogaisean a dhùsgadh,
  'Thoirt dhoibh sgiùrsadh an lagh naoimh.
          Seid a nuas, &c.

Nochd gu soilleir dhoibh an dìteadh,
  Cuir an dìdeanan le gaoith,

Dean iad falamh, lomnochd, rùisgte,
  Creachte, spùinnt' ri gul 's ri caoidh.
                Seid a nuas, &c.

Dean am peacannan dhoibh aithnicht',
  Chum 's nach fan iad mar na doill,
'N cuir gu follaiseach 'n an amharc,
  Chum 's gu fairich iad an oillt.
                Seid a nuas, etc.

'N cridhe truaillidh tha mi-rianail,
  'Us an diobhal ann mar aoidh.
Thoir fo chìs e, 's cuir an ruaig air,
  'Us cuir suas do bhratach chaoimh.
                Seid a nuas, &c.

Thoir dhoibh eòlas air an t-Slànuighear,
  Riu co-partich 'shlàinte chaoimh,
Thoir iad steach fo chumhachd 'ghràis-san,
  Thoir dhoibh àit' a' measg a chloinn.
                Seid a nuas, &c.

Do an anam dean e luachmhor,
  Chum droch smuaintean bhi gan claoidh,
Biodh a ghradh-san 'n còmhnaidh 'n uachdar,
  'Us sàbhailt suaimhneach bithidh 'chaoidh.
                Seid a nuas, &c,

Dean an aon ri Criosd 's ri chéile,
  Gradhach spéiseil mar a chloinn,
'Cathachadh gu dìleas eudmhor,
  Làidir treubhach a'n co-bhoinn.
                Seid a nuas, &c.

A'n co-bhoinn 's a chath tha uasal,
'N aghaidh truaillidheachd nan daoi,
'N aghaidh an t-saogh'l 's a bhuair'dhean,
'S gach nì suarach th'ann a chlaoidh.
Seid a nuas, &c.

---

(Am fonn ceudna.)

Tha cloinn-daoine fo threun mhealladh,
'S iad 'n an cadal air a' bhruaich,
'Us uap mu shleamhnaicheas an casan,
Bidh a'n lasraichean bith-bhuan.
Anail bheò, anail bheò,
Anail bheo, seid a nuas,
'S cuir an deò, cuir an deò,
Cuir an deò an luchd na suain.

Tha gun mhoth'chadh air a ghalar,
Rinn an an'maibh a thruaill,
'S ged a tha iad fo na mhallachd,
Cha do dh' fharaich iad an truaigh.
Anail bheo, etc.

Tha gun eòlas air an Dia sin,
Tha neo-chriochnach anns gach buaidh,
Dhall am peac iad 's cheil a ghrian orr',
'S chuir gu cianail iad 'n an suain.
Anail bheò, etc.

Druidheachd peacaidh, dhall gu tur iad,
Toirt a'm bruid gach uile smuain,

Meallta seachranach neo-thùrail,
  A cur cùl ri sonas buan.
            Anail bheò, etc.

Ruisg 'us rannsaich iad le d' choinneal,
  Nochd gu soilleir dhoibh an truaigh,
Chum 's gun glaoidh o éiginn anam,
  'Dhé, gu h-ealamh gabh dhinn truas.
            Anail bheò, etc.

Dean an treòrach' chum na saorsadh,
  Tha ri fhaotainn trìd an Uain,
A chaidh cheusadh ann ar n-àite,
  'Thabhairt slàint' 'us sìth bith-bhuan.
            Anail bheò, etc.

Thoir dhoibh blasad air a thròcair,
  Bhios mar cheòl ro-bhinn d'an cluais,
Bhios mar ioc-shlàint' do an leòntaibh,
  'S bheir dhoibh sòlasan do-luaidh.
            Anail bheò, etc.

Dean do ghrádh 'n an crìdh' a thaomadh,
  Ni iad gaolach geanail suairc,
Dean an aonadh ri Fear-Saoraidh,
  'S air an t-saoghal gheibh iad buaidh.
            Anail bheò, etc.

Thoir iad beò do Dhia 's d'a aobhar,
  Chum bhi naomh 'n an uile ghluas'd,
Ann am fianuisean do dhaoine,
  Air a ghaol thug Criosd d'a shluagh.
            Anail bheò, etc.

FONN.—"Tha cota-bàn, tha cota-bàn,
Tha cota-bàn air Fionnladh."

O fanaibh dlùth, ri 'r n-àrd cheann-iùil,
O fanaibh dlùth ri 'r Slanuighear,
Dlùth-leanaibh ris le'r crìdh' 's le 'r run,
Le miann 's le dùrachd làidir.

Tha esan airidh air 'ur gaol,
A thròcair chaomh cha-n fhailnich,
'S tha e ro-airidh air 'ur saoth'ir,
Rinn e 'n 'ur n-aobhar băsach',
O, fanaibh, etc.

Is leis-san sibh le còir tha ceart,
'S e rinn le 'neart 'ur tearnadh,
Chum peacadh 's sàtan thoirt fo 'r smachd,
Rinn e cruaidh ghleac gu bàs riù.
O, fanaibh, etc.

A gleachd 's a cathachadh gu cruaidh,
Thugadh a nuas gu làr e,
Ach le a bhàs thug mach làn bhuaidh,
'Us dh' éirich suas gu slàn e.
O, fanaibh, etc.

Am peacadh dhìt 's thug mach a bhinn,
'S an comhair chinn chuir sàtan,
Rinn dheth 'n daor bhreugair' do gach linn,
'N a chealgair millteach, mealltach.
O, fanaibh, etc.

'S e'n lagh ro-naomh thug buaidh do 'n pheac',
'S is e thug neart do shàtan,

Ach esan riaraich e gu ceart,
'Us chaidh sibh as o 'n làmhan.
O, fanaibh, etc.

Oir tha sibh dha fo fhiachan mòr,
Bhi toirt dha glòir 's an fhàsaich,
Da aobhar beannaicht' a bhi beò,
Le gean, le deoin 's le dànachd.
O, fanaibh, etc.

Sibh féin gu buileach iobraibh suas,
Gach àm 's gach uair, d'a àilleas,
Gheibh bhi co-oibreach' leis gu cruaidh,
Gu cinnteach 'n duais is àirde.
O, fanaibh, etc.

Gheibh sìth 'us sonas ris-san dlùth,
Thig brath' as ùr o làthaireachd,
Theid bròn 'us àmhghar 's truaigh air chùl,
'N uair oirbh ni 'ghnùis-san dealrach'.
O, fanaibh, etc.

Bidh 'chomunn duibh mar ghreis a'n nèamh,
Gach nì fo 'n ghréin cuir sgàil àir,
'Ur miann 'ur roghainn 'us 'ur spéis,
Bidh 'n tigh a' chéilidh àrd ud.
O, fanaibh, etc.

Mu se 's gu'm fan sibh ris-san aoint',
'S a Spiorad caomh ga 'r n-àiteach,
Mar lòchran soluis bidh 's an t-saogh'l,
'Measg chloinn nan daoin' bhios dealrach.
O, fanaibh, etc.

'Us bidh sibh dha 'n 'ur cinneach naomh,
Bhios caidreach, caomhail, gràdhach,

Bhios sgairt' 'n ur n-aignidhean o'n t-saogh'l,
'Us sgairt' o dhaoin' 'n ur nàdur.
O, fanaibh, etc.

'S bidh aoidheal, geaneal, flathail, ciùin,
'Us air 'ur glùinibh làidir,
A tagradh ris le aonachd dluth,
Nach gabh uaith 'n diult no 'n t-àicheadh.
O, fanaibh, etc.

'Se bàs 'us truaigh bhi claonadh uaith,
'N a mhasladh buan 'us nàrach,
An namhaid seòlt' toirt mach na buaigh,
'S an t-anam truaillt' an sàs aig.
O, fanaibh, etc.

Cha-n-eil ach faileas anns gach nì,
'N taobh mach do Ios' an Slànuighear,
Nach sàsaich anam 's nach toir sìth,
Do neach a'n tìr an àmhghair.
O, fanaibh, etc.

---

(Am fonn ceudna.)

O thig gu dlùth, mar pheacach ciùrt,
O thig gu dlùth gu Slànuighear,
Cha chuir riut cùl, 'n deadh-ghean 'us rùn,
Bheir e dhuit iùl 'us slàinte.

'S gach peac' 'us lochd 'chuir thu an gnìomh,
'N aghaidh an Dia tha àghmhor,

Ni esan mhathadh dhuit gu fiall,
  'S ort éiridh grian na slàinte.
    O, thig, etc.

O mhallachdan an lagh ro naomh,
  Bheir e dhuit saorsadh ghràsmhor,
'Us gabhaidh tu 'na ghlachdaibh gaoil,
  Gu caoimhneil, caomhail, càirdeal.
    O, thig, etc.

Ged bha a'd thràill do 'n pheac 's do 'n diobh'l,
  'S do d' ana-miannan gràineal,
Ni e saor dhuine dhiot gach ial,
  'Us mealaidh Dia gu bràth thu.
    O, thig, etc.

Ged bha a' d' nàmhaid thu do Dhia,
  A'n naimhdeas dhian gach là dha,
D'a thoil ro-naomh bheir thu gu strìochd,
  Gu h-umhal, ciallach, gràdhach,
    O, thig, etc.

Ged bha air seachran fad o Dhia,
  A'd dhuine fiadh'ch 's an fhàsaich,
Bheir e d'a chro thu 'steach fo dhion,
  'S ni e 's an diadh'achd càl'd thu.
    O, thig, etc.

'S ged tha thu caillt' gun neart gun treòr.
  'S gun agad dòigh air teàrnadh,
Tha thoil 's a chumhachd pailt gu leòir,
  'Us tha do thròcair làn e.
    O, thig, etc.

'S i fhuil amhàin a bheir dhuit dion,
  O chorruich fiagh'ch an Ard Rìgh,
Oir thoill do pheacannan gu sìor,
  Bhi 'n teine dian ga d' chràdhadh.
              O, thig, etc.

Cha toir stuamachd na bhi còir,
  A chaoidh dhuit còir air slàinte,
O, thig mar chreutair fann gun treòir,
  A'd pheacach leònta, cràiteach,
              O, thig, etc,

An airidheachd cha-n-eil ann'd féin,
  Ann-san gu lèir tha thàmh i,
Oir 'se a bhàs rinn ceartas réidh,
  'S a chlaidheamh geur chuir sàmhach.
              O, thig, etc,

Ma 's duine thu 'ghabh fois 'us dion,
  'S ann ann an diadh'achd fhallsa,
'Us gun an Spiorad tha o Chriosd,
  A bhi ga d' riaghl' gu slàinteal.
              O, thig, etc.

Na toir clo-codail do do shùil,
  Ach mosgail, dùisg 'us rannsuich,
Am bheil e dhuitse na cheann-iùil,
  Am bheil ga d' stiùr 's gach àm e?
              O, thig, etc.

An tug thu dha do chrìdh' 's do ghaol?
  Am bheil thu aoint' an gràdh rìs?
An d' rinn le 'Spiorad thusa naomh?
  'S am bheil an saogh'l ga àicheadh?
              O, thig, etc.

Ach thu ma chuireas ris-san cùl.
  'S gun tòir thu 'n diùlt' le tàir dha,
'N a fheirg 's na chorruich ni e dùsg,
  Chum do gheur-sgiùrs' o 'làthair.
          O, thig, etc.

O, thig gu luath a steach fo 'dhion,
  'S na bi ga d' riaghl' le sàtan,
Gheibh sìth 'us slàint' 'us sòlas sìor,
  Amhàin a'n Ios' an Slànuighear.
          O, thig, etc.

---

Fonn.—"MacGriogair, o Ruadh-Shruth,
    D' am bu dual bhi 'n Gleann-liobhann."

Nach sinn uil' tha fo fhiachaibh,
  Nach dean dhioladh ri 'r saoghal.
Nach sinn uil' tha fo fhiachaibh,
  Nach dean dhioladh ri'r saoghal.

'S ann do 'n t-Slànuighear Ios',
  Bha 'n staid iosal g' ar saoradh.
          'S ann do 'n, etc.

Ghabh e uime ar nàdur,
  Bha mar bhràthair 's an t-saoghal,
          Ghabh e uime, etc.

Thug làn umhlachd n' ar n-àite,
  'N lagh rinn àrdach chuir faoin sinn.
          Thug làn, etc.

Thug làn dioladh do 'n cheartas,
Chaidh a bhagradhean thaomadh.
Thug làn, etc.

Le uil' uamhas na mallachd,
Air 'chaomh anam bha gaolach.
Le uil', etc.

Dh' fhuiling 'm bàs a bha piantail,
Chum gu sìorruith ar saoradh.
Dh'fhuiling, etc.

O gach truaigh agus dòruinn,
B'e ar còir-ne bhi faotainn.
O gach, etc.

Slighe dh'fhosgail do thròcair,
'N uair a dhoirt e 'fhuil chraobhach.
Slighe, etc.

Gun an fhìrinn n' an ceartas,
A bhi bacadh 'ur saorsadh.
Gun an fhìrinn, etc.

Gach aon nì bha dhuinn feumail,
Rinn gu spéiseal 'n a aonar.
Gach aon nì, etc.

Chosnadh caoimhneas gràdh Dhé dhuinn,
'Dheanadh chreutairean naomh dhinn.
Chosnadh, etc.

Ged a dh'fhàg e an talamh,
'S chaidh do fhlaitheas le dhaoineachd.
Ged a dh' fhàg, etc.

Tha a làthaireachd ro-bheannaicht',
  Air a mhealtuinn 's an t-saogh'l so.
      Tha a, etc.

'Shluagh tha aig ris co-chomunn,
  'N uair ni coinneach 'n a aobhar.
      'Shluagh, etc.

Seasmhach, cinnteach, tha 'ghealladh,
  "Bidh mi maille ruibh daonnan."
      Seasmhach, etc.

Faic O m' anam a ghràdh dhuit,
  Blais d' a chàirdeas nach caochail.
      Faic, etc.

Bi air do lionadh le làineachd,
  'S bi air t-àiteach le 'ghaol-san.
      Bi air, etc.

Biodh e 'n còmhnuidh a'd smuaintean,
  Biodh e luachmhor dhuit daonnan.
      Biodh e 'n, etc.

'S e a chlaoidheas do thruaill'eachd,
  'S a bheir buaidh air an t-saogh'l dhuit.
      'S e a, etc.

Ni thu dìleas 'us eudmhor,
  Caoimhneal, spéiseil 'us aobhach.
      Ni thu, etc,

Ni do theanga a ghleusadh,
  'S ni do cheumanan aotrom.
      Ni do, etc.

Ni thu togarach sùrdail,
  Chuireas dùrachd a'd aoradh.
            Ni thu, etc.

Ni thu maiseach a'd ghiulan,
  Le faile eubhraidh na naomhachd.
            Ni thu, etc.

Ann a'd eibhleig laist' bheòthail,
  'Measg a chomuinn ro-chaomhail,
            Ann a'd, etc.

Do gach aon ann a'd sporadh,
  Gun bhi cogadh mar shlaodair'.
            Do gach, etc.

Ann a'd fhianuis bhios dìleas,
  Do d' chaomh dhìlsean 's an t-saoghal.
            Ann a'd, etc.

Chum an an'maibh ro-phrìseil,
  Thoirt fo dhion an Fhir-Shaoraidh.
            Chum an, etc.

'S tu a'd lochran bhios maiseach,
  Tabhairt rabhadh do dhaoine.
            'S tu a'd, etc.

Cainnt do bheoil bhi gu fallan,
  Blasd' le salunn na naomhachd.
            Cainnt do bheoil, etc.

Thusa 'Shlànuighear Iosa,
  Bi a'd ghrian duinn 's an t-saoghal.
            Thusa, etc.

Chum bhi dealrach a'd iomhaigh,
  Mar dhealt fìor-uisg air raointibh.
    Chum bhi, etc.

---

## AN EAGLAIS DO FHEAR A GRAIDH.

FONN.—"The girl I left behind me." no
  "Of a' the airts the win' can blaw."

Thus' Iosa Criosd ar Slànuighear caoin,
  'S tu choisinn gaol ar cridh,
'S is tu tha airidh air gu léir,
  Oir tha thu spéiseil grinn.
Do bhàs thug saors' dhuinn o' gach truaigh
  A bha ga 'r ruag o 'n àird,
Claidheamh géur a cheartais chruaidh,
  Rinn e do bhual gun bhàigh.

Gach mallachd thoill ar peacan' mòr,
  Chaidh ortsa dhoirt 'n ar n-àit',
A rinn gu cràiteach goirt do leòn,
  'S a thug ort bròn 'us bàs.
Ach ged bha thu 'n a ghlacaibh 'n sàs,
  Car tamull samhach ciùin,
Ghrad dhùisg 'us dh' éirich thu le buaidh
  'Us chuir thu 'n uaigh air chùl.

Dh' éirich a rìs thu, 's bidh gu sìor,
  Mar Rìgh a riagh'l an glòir,
'S a bheatha shìorruith tha a'd làimh,
  Ga toirt do chloinn a' bhròn.

Saor-mhaitheanas 'us sìth o Dhia,
  Sruthaidh gu fial o d' ghràdh,
'S tu féin 's do làineachd iomlan phailt,
  Ar cuibhrionn ait 's ar slàint'.

Do phearsa ghlòrmhor 's dreachmhoir snuadh,
  'S e thug dhuinn suaimhneas caoin,
Tha mòralachd an Dé bith-bhuan,
  'S an duin' neo-thruailt ann 'd aoint'.
Do chumhachd 's gliocas tha do-luaidh,
  Chaidh thar gach smuain do ghràdh,
'S ro airidh thu air urram dhaoin',
  'Us air an gaol gu bràth.

Is o gur sona iad an sluagh,
  A ghabh 's a fhuair ort còir,
'S a tha dlùth-naisgte riut a'n gaol,
  Nach téid mu sgaoil ni 's mò.
Cha dealaich bàs, 's cha sgar an nàmh,
  Sibh 'chaoidh o ghràdh a chéil',
Iad bhos air thalamh bithidh leat,
  'S bithidh am feasd air nèamh.

Am feadh 's bhios cumhachd ann a'd làimh.
  Cha toir ar nàmhaid buaidh,
Am feadh 's bhios caoimhneas annad 's gràdh,
  Cha bhi iad cràiteach truagh.
'S am feadh 's a bhios do shaibhreas pailt,
  Cha bhi an airc na 'n dìth,
Cha-n eagal doibh 's tu 'n an cul-taic,
  Gu 'm bi iad tais 's an strì.
Do bhriathran beòil ni 's binn gu mòr,
  Na inneal ceòlmhor theud,

A chur ar cridhe ann am fonn,
'S ar n-anam trom gu gleus.
Co-chomunn riut is e ar miann,
'S tu tha sinn 'g iarraidh 'ghnàth,
A'n geall tha 'r n-anam chum do ghlac,
'Us a bhi paisgt' a'd ghràdh.

Tha buileach àrd os ceann chloinn daoin',
A'm mais na naomhachd ghrinn.
Aon cosmhail riut cha robh 's an t-saogh'l,
'S cha-n-eil fiu h-aon 's an linns'.
A'n coimeas riut tha ainglean 's daoin',
Mar bhithean faoin gun treòir,
Tha iad an taice riut gu léir,
'S tu rinn iad eudmhor beò.

'S ann uait tha 'chruitheachd mhòr gu léir,
'S tu chuir 's na speuran àrd,
A ghrian 's a ghealach 's mìltean reult',
Tha ruith an réis a ghnàth.
O'n àird an ear, gu àird an iar,
Tha iad a' triall gun tàmh,
Chum solus éibhinn bhi ga sgaoil,
'Us anns an t saogh'l cur blàths.

'S tu rinn an cuan 's a dhealbh am fonn,
Le'n toradh trom 's le'n làn,
Gach creutair beò tha annt' araon,
Is tu is aobhar dha.

Na beanntan àrd le'n glaic 's le'n glinn,
'S na sraithean sìnteach rèidh,
Gach cnoc 'us tulaich bheag 'us mhòr,
'S tu chuir air dòigh gu léir.

Gach feur 'us fochann luidh 'us craobh,
  Ata 's an t-saoghal fàs,
Gach eun a dh' itealaich's 's an speur,
  'S na mìltean spréidh le 'n àl.
Gach beathach garg tha allta coirbt',
  'S gach creutair soirbh 'us sèamh,
Is tu thug bith dhoibh le do neart,
  'S tha iad fo d' smachd gu léir.

Do ghlòir tha follaiseach do dhaoin,
  An obair chaoin do làimh,
Ach dhealraich i 'na sgèimh 's na mais,
  A'n innleachd ghasd' na slàint'.
Bhiodh t-obair mhòr ort tuille 's cruaidh,
  Na'm biodh do ghuaillean fann,
'S mar bu tu féin an Dia bith-bhuan,
  Cha togadh suas do cheann.

Sheas thu an àit a chinne-daoin,
  Gu caoimhneal, iochdmhor, suairc,
'S na buillean thoill o'n cheartas àrd,
  A bhi ga 'n cràdh gu buan.
Ghabh thus' 'n an àit 'us thug làn diol,
  Le d' ùmhlachd fhial, 's le d' bhàs,
'Us dh' fhosgail sligh dhoibh gu dol as,
  Gun bhi fo ghlais an sàs.

Is O nach amaideach na daoin',
  Ri d' thròcair chaoin cuir cul,
A ta ri dì-meas air an t-slàint',
  A thug do ghràs dhoibh dlùth,
Ri 'n sonas féin, ri 'n sìth, 's ri 'n réit,
  'S ri fàbhar Dhé nan Dùl,

Tha iad gu mi-mh'ail deanamh tàir,
  'Us toirt do 'n nàmhaid 'rùin.

Cionnus a bhiorar iad le cràdh,
  'N uair bheir am bàs orr' buaidh,
'S cionnas a sheasas iad 'n a làth'ir,
  'N uair dh' eireas 'n àird o'n uaigh.
Gu ciontach, gealtach bidh fo sprochd,
  Ga 'n cur do shlochd na truaigh,
A' caoidh an amaideachd gu bràth,
  'S an teine chràiteach, chruaidh.

O a Shlànuighir chaomh nam buadh,
  Nach gabh dhiubh truas na thrà,
Nach 'eil an cumhachd ann a'd làimh,
  Ga 'n toirt o gheimhlean bàis.
Ged tha iad aotrom gòrach cruaidh,
  'S 'n an uile smuaintean faoin,
Nach 'eil do thròcair mòr 'us pailt,
  'S nach e do thlachd bhi saor'.

Thoir thusa glòir do d' chumhachd gràis,
  'Us tog an àird thu féin,
Na biodh ri di-meas ort 'us tàir,
  Na daoin mar tha fo 'n ghréin.
Nach comas duits' an toirt gu striochd,
  'S an deanamh ciallach caoin,
Nach furasd' dhuits an toirt gu géill,
  'S an deanadh spéiseil naomh.

Seall thus' 'us amhairc air do shluagh,
  'Us gabh dhiubh truas gu caoin,
Do spiorad gaolach leig a nuas,
  'Us dean an gluas'd le d' ghaol.

O'n fhéinealachd dean thus' iad saor,
  'S thoir dhoibh bhi 'n aonachd cridh',
Chum bhi comh-oibreach leat gu treun,
  'S le aon a chéil 's an strì.

Mar bhuill do chuirp tha thu a meas.
  Gach uile neach 's leat féin,
'S e sin an corp 's an toir thu buaidh,
  Air gach aon sluagh fo 'n ghréin.
'S e sin an corp 's an dean thu gaisg,
  'S am fag thu tais na slòigh,
Bheir iosal iad aig stòl do chois,
  'S am faigh iad fòis fadheòidh.

T' fhior Eaglais féin is i do chéil'.
  D'an tug thu spéis o chian,
A tha dluth-naisgte riut gu caomh,
  'S i bean do ghaoil gu sìor.
'S ann oirre shocraich thu do shùil,
  Mu 'n robh ann tùs an t-saogh'l,
'S is i bha agad ann a'd bheachd,
  'N uair thàinig steach 'measg dhaoin.

'N uair thàin' ort cadal trom a bhàis,
  Mar thuit air Adhamh 'n tùs,
'S ann chum 's gu 'm faigheadh Dia dhuit céil',
  A bhiodh dhuit spéiseil dlùth,
'S is gann rinn mosgladh as do shuain,
  'S a dhùnadh suas an fheòil,
N'a feuch 'n a seasamh taobh ri 'd taobh,
  Gu maiseach, aoidheil 'n òigh.

Ach ged tha 'n trath's an ceangal caoin,
  Agad a thaobh do luaidh,

Cha d' thàinig fath'st thu chum a' pòs',
  A thoirt di sòlas buan.
Si h-ùrnuigh riutsa, fear a gràidh,
  "O, thig gun dàil a' rùin,
Cha-n-eil air thalamh no air nèamh,
  D'am bheil mo spéis ach thu.

'Se 'n nì tha toil aic dhuit bhi 'g inns'.
  "Tha mi gu tinn le gaol,"
Ri m' ghearan éisd, 'us gabh dhiom truas,
  'Us thoir dhomh fuasgladh caomh.
O, thig gu cabhagach mar earb,
  No laogh neo-chearbach féidh,
Tigh'nn thar nan tulaichean 'n a dheann,
  Gun e bhi fann 'na réis.

---

## CRIOSD D'A CHEILE.

(Am fonn ceudna.)

Mo ghuth tha labhairt riut a chéil',
  Thoir thus dhomh éisdeachd cluais,
"C' arson ata do dhorus dùint'.
  Is mis le dùrachd bual'.
Mo cheann 's mo chiabha tha iad fliuch,
  Le mi bhi muigh fo 'n drùchd,
C' arson a chumadh uam mo chòir,
  'S gur mi d' fhear posd a rùin?"

Nach tug mo bheatha ann a'd àit',
  Ga d' thoirt o'n bhàs 's o thruaigh,

Nach d' fhuiling masladh agus tàir,
  Chum thusa àrdach suas.
An ceartas thoill thu bhi ga d' phian,
  'S an teine shiorruith bhras,
Nach mis' le m' bhàs thug dha làn dial,
  'S an lasair dhian chuir as?

Na mallachdan bha bagrach doirbh,
  Seid ort le colg o néamh,
Nach mise sheas roimh 'n doinionn bhorb,
  'Sa thionndaidh 'n stoirm gu fèath?
'N uair bha thu'n greim gun treòr gun neart,
  A'm fiaclan casgraidh 'n leòmh'in,
'S mi rinn do theasairginn gu càs,
  Is chaidh thu as gun leoin.

'S 'n uair a bha thu an tigh na daors"
  A'd thràill do 'n t-saogh'l 's do 'n pheac',
'Us sàtan dhuit mar Pharaoh 'n rìgh,
  Ga d' chumal striochdt' fo smachd.
Gu sàruicht' sgìth ri obair chruaidh,
  'S gun agad duais ach saoth'ir,
'S mise thug saorsa dhuit bhios buan,
  'S o'n chuing do ghuaillean shaor'.

'N uair rugadh tu 's a mhachair sgaoilt',
  Bha thu a'd aobhar gràin,
Salach truaillidh a'm fuil do pheac,
  'Us thu ro mheat mar phaisd'.
Gun sùil sam bith a ghabh dhiot truas,
  'S thu ann ad thruaghan fann,
Gun iochd gun tròcair o aon neach,
  Bha 'gabhail seach 's an àm.

Ach mise, 'n uair chaidh seachad dlùth,
'S a chunnaic thu a'd fhuil,
Thuirt ann an coimhneas riut "mair beò,"
A naoidhein òg "na guil."
'S 'n uair dh' amhairc ort, las m-anam suas,
Le iochd, le truas, 's le bàigh,
Is rinn mi m' fhalluinn ort a sgaoil,
An aimsir gaoil 'us graidh.

Rinn mise t-ionnlad fòs le h-uisg,
Us nigh mi 'n fhuil air falbh,
Rinn t-ungadh fòs le m' oladh naomh,
A thug dhuit caochladh dealbh.
Rinn mi t-altrum an àm na h-òig,
'Us dh' fhàs thu t-òigh bhiodh seinn,
Chuir mu do mhuinneal slabhruidh òir,
'S mu d' chasan brogan grinn.

Thu sgeadaich mi le obair ghréis,
A rinn mì féin le m' ghràs,
Le mo chuid maisealachd 's mo sgéimh,
Chuir umad eididh slàint'.
Chur corran maiseach mu do cheann,
Rinn mi dhiot ban-rìgh dhaoin,
Le annart grinn 'us rogh an t-sìd,
Thug mi dhuit riomhaidh 'n t-saogh'l.

Le mil, le oladh, 's cruitheanachd mìn,
Le bainne, im, 'us fion,
Rinn mi do shàsachadh gu pailt,
Gun thu bhi 'n airc no 'n dìth.
Chaidh t-iomradh mach air feadh an t-saogh'l,
Bha thu sìor sgaoil mo chliù,

Gach neach a shealladh ort gu dùr,
  Bha dhomhsa lùb a ghlùn.

Ach chuir thu t-earbsadh ann a'd mhais.
  'Us chaidh air ais gu truagh,
O'n là 's na thog thu dhiom do thaic,
  Chaidh thu air seachran uam.
Air leannain' eile bha thu'n tòir,
  'S a g' iarraidh còmhnadh uap,
'S e do chridhe bhi air a roinn,
  Thug ort an oidhche bhuain.

Tha saibhreas, sugradh, 's urram fhaoin,
  Ga d'thoirt a thaoibh gu luath,
'S an diadh'eachd fhasand tha 's an t-saogh'l,
  Ga do shior shlaodadh uam.
'S na roinnean bochd tha 'measg mo shluagh,
  Tha iad ga d' thruaill gu mòr,
Cuir ort mi-mhais a'n sealladh dhaoin',
  'S gun thu bhi caomhail dhomhs'.
Tha aidmhealan 's gach creideamh dhaoin,
  A tha 's an t-saogh'l gu truagh,
Cuir doilgheas air mo Spiorad Naomh,
  'S ga d' chumail sgaoilte uam.
Na 'm faighinn mach thu as a' measg,
  'S a bhi air leth o chach,
'N sin mhealadh tu mo chomunn caomh,
  'S bhiodh tu dhomh gaolach, blàth.

Thig thusa leam a bhean mo ghaoil,
  'Us fàg an saoghal a'd dhéigh,
Do chridhe fosgail dhomhs' amhàin,
  Thoir dhomh do ghràdh gu léir.

Thoir t-urram dhomh do thoil 's do thlachd,
'S cha 'n ann do neach fo 'n ghréin,
Is leamsa thu le còir tha ceart,
Grad liubhair seach thu féin.

Na h-ainmnean chleachd bhi ort 's an t-saogh'l,
Cuitich gach aon gun dàil,
'S na gabh ri ainm sam bith o dhaoin,
Ach m' ainms' tha caomhail blàth.
'S mu chuirear 'cheisd ort le aon duin',
"Co dha a bhuineas tu,"
Grad fhreagair e le aoidh 's le gean,
"Do Iosa fear mo rùn."

'S tu eaglais Chriosd 's is tu gach ré,
Eaglais an Dé ta beò,
Gach comunn eile fàg 'us tréig,
'S na dean a réir an dòigh.
'S an spiorad pàrtaidh tha na 'm measg,
'S a bha ga d' chreach 's ga d' leòn,
O'd bhròilleach blàth cum e a mach,
'S na leig e steach ni 's mò.

Gabh steach 'n a àit' mo spiorad féin,
'N spiorad tha eudmhor beò,
Spioraid mo chomuinn rinn an aon,
'S a rinn iad gaolach còir.
A chuireas m' iomhaigh ort 's mo mhais,
'S ni thu neo-thais 's an strì,
'S bheir ort gu glòrmhor dealrach mach,
Mar lochran laist' 's an tìr.

Is O gur sona dhuit an uair,
'S am faigh thu fuasgladh còir,

O gach comunn d' an robh thu striochd,
'S a bha ga d' riagh'l 's ga d' sheòl.
O'n fhàsach chitear thu 'teachd nios,
Gu h-àille, sgiamhach, glan,
A'n taice ri mo ghàirdean naomh,
Gu caoimhneil caomh gun smal.

'N sin chithear thu mar mhaduinn chiùin.
Aoidheal 's an dubhthrath 'triall,
Do sgèimh mar ghealaich 's i 'n a làn,
Le dreach is àille fiamh.
Thu dealrachadh gu glòirmhor glan,
Mar ghrian gun fhalach neòil,
'S mar shlòigh le 'm brataichibh a luasg',
A'd aobhar uamhais mhòir.

Thig thusa leam 's bheir mi dhuit buaidh,
Air gach aon sluagh 's an t-saogh'l,
Ni mi do sgeadachadh gu grinn,
Le uile chinnich dhaoin.
An aird an ear 's an iar bheir seach,
'S an tuath 's an deas maraon,
Thig thugad iompachain gun tàmh,
'S an cridh'chan làn do 'm ghaol.

Do chridhe teann bidh farsuing mòr,
'N uair thig na slòigh 'n an sgaoth,
Ag itealaich mar cholman' luath,
No ceò le fuadach gaoith.
Tighinn 's a tighinn gu ro-chas,
Mar Shruithibh bras nan gleann,
A cuir ri t-aoibhneas 'us ri d' mhais,
'S ga d' chuir le h-aiteas 'dhamhs'.

Theid uile thuiltean gheamhraidh seach,
'S cha bhi ri creach ni 's mò,
Gach craobh 's a choille buailidh bas,
'S na sléibhtean ait ri ceòl.
Gach luibh 's a mhachair bidh fo bhlàth,
'S na h-eòin 's gach àit a seinn,
'N uair mhealas tu mo chomunn caomh,
A'n Sion saor o theinn.

---

AIR FONN:—"Gabhaidh sinn an rathad mòr."

Pillibh, pillibh gun bhi fann, pillibh, pillibh chum nam beann,
Pillibh, pillibh gun bhi fann, chum an daingneach làidir,
Geataichean tha fosgailt' fial, geataichean tha fosgailt' fial,
Geataichean tha fosgailt' fial, farsuing fial ga 'r failteach.

Nighinn Shion tha fo dhaors', 's aig 'm bheil sùil ri là na saors',
Tha na priosanaich mu sgaol, ghlac an t-aog Belsasser,
Tog do shùil ri cathair Dhé, Ierusalem d' an d'thug thu spéis,
'N t-sligh ga h-ionnsuidh tha nis réidh, fàg a'd dheigh an traill'achd.

Pillibh, &c.

'S iomadh la bha fullang cruadhs, claoidhte, saruichte gu truagh,
Ann a'd thraill gun iochd gun truas, aig na h-uaibhrich làidir,
Bha do chlàrsaichean gun fheum, air an crochadh measg nan geug,
'S gairm a mhagaidh duit ga 'n gleus, cuir ri d' phéin 's ri d' àmhghar,
Teichibh, teichibh gu ro-luath dh'ionnsuidh Shion's aillidh snuadh
Teichibh, teichibh gu ro-luath, o uil' thruailleachd Bhablon,

Teichibh mach a Bablon mhòir, treigibh peacadh anns gach dòigh,
Oir ni fiosrach Dia na glòir, le bàs, le bron, 's le amhghair,

Ban-righ 'n ardain 'us na h-uaill, theid gu tàireal toirt a nuas,
Fairche 'n domhain caillidh 'bhuaidh, cha bhi 'bual gu straiceil.
Teichibh, &c.

Am a peanais tha e dlùth, 'n uair o 'losgadh dh'eireas smùid,
Chuireas uamhas anns gach duth'ich, 'us gach duil fo amhlaidh,
Le eagal teichidh iad a'm fad, 's togaidh tuireadh truagh gu grad,
Mo thruaigh! mo thruaigh 'chathair ghasd, 'n deach mar lasair
amhuinn.
Teichibh, &c.

Grad theichibh mu'n tuit i nuas, 'na h-aobhar eagail 's na fuaths',
'N domhan clisgidh leis an fhuaim, bhithinn truagh na sgairnich
Mach aisd', mach aisd o mo shluagh, teichibh o na daoine truagh
Aig am bheil ainm bhi leis 'n Uan, ach gu cruaidh ga àicheadh.
Teichibh, &c.

Tha eaglais Chriosd ac' mar ainm, 's gun ach faileas annt' nan
dealbh,
'N t-ana-criosd se th' annt' gu dearbh, nì tha searbh ri radhtuinn,
'Ghrainealachd is mò 's an t-saogh'l, tha dluth-cheangailt' ris
na daoin,
'G aideach' Chriosd 's gun dhasan gaol, tha 'd nan laoich aig satan.
Teichibh, &c.

'S cha-n iad papanaich amhain, tha sa bhaile so a tàmh,
Ach moran 'sheas 'n aghaidh 'Phap, 's gun ach sgail do chainnt' ac',
Gun aca ach aidmheil fhaoin, cridhe fuar 's e lan do 'n t-saogh'l.
Anam truaillidh 's tuigse bhaoth, 's iad fo dhaors' do'n naimhaid,
Teichibh, &c.

'S iad daoin 's cronail tha fo 'n ghrein, a cur bac air aobhar Dhé,
Tha iad uil 'n am bràithrean bréig, 's naimhdean treun 's a
champ iad,
'S mu'n eaglais tha toirt dhoibh dion, 's tha ga 'n stiùradh 'us
ga'n riagh'l,
Tha 'd glaodhaich 'n an cainnt 's nan gniomh, nach-eil Dia ga
h-aiteach.
Teichibh, &c.

'S gach comunn da'n robh sibh 'geill, 's bha ga'r cumail sgairt
o chéil,
Fagaibh uil' iad as 'ur deigh, 's bithidh reidh 's an trailleachd,
Spiorad partidh greannach truagh, rinn dhibh traillean 's dh' fhag
sibh truailt',
Deanabh cheusadh gu ro luath, 's cuiribh 'dh'uaigh a bhais e.
Teichibh, &c.

'S gabhaibh steach 'n 'ur cridh 'na ait' Spiorad Naomh nan uile
ghras,
Ni sibh caoimhneal, siobhalt, blath, ni sibh cairdeal gradhach,
Ni 'ur n-aon ri Criosd 's ra shluagh, 's chuireas aillealachd 'n 'ur
snuadh,
Ni sibh laidir 's bheir dhuibh buaidh air uil' thruaill'eachd
Bhablon.
Teichibh, &c.

Seallaibh suas ri Sion caomh, tir 'ur dùchais 'us ur gaoil,
'S greasaibh 'n sin a measg nan naomh, a chum bhi chaoidh ga
h-aiteach,
'S e tha 'n sin ard bhail 'ur Dé, 'n comunn aigh d' an tug e speis,
A cheannaich Iosa le fhuil fein, 's tha dha speiseal gradhach.
Pillibh, &c.

'Chathair aluinn 's glormhor dreach, 's Dia 'n a meadhon innte
steach,
'S bidh 'n a thearmunn di am feasd, 'si cha chreach an namhaid,
Cha cheadaich e 'n nì ni call, tha ri faire oirr' chum slaint',
Tha m' an cuairt di anns gach am, mar na beanntan arda.
Pillibh, &c.

Mar dhaingneach 's mar bhalla ard, gu caoimhneal suas cuiridh
slàint',
Dion 'us fasgadh, sith 'us saimh, bidh a ghnath 's an daingneach,
Mathas Dé bheir pailteas lòin, 's cuiridh chaoimhneas iad gu ceòl,
'S na dhidean bidh 'chumhachd mor, 'us a ghlòir oirr' dealrach.
Pillibh, &c.

Tha an comunn so ro-chaomh, tha iad uil' nan daoine naomh,
Tha an cridh'chan lan do ghaol, do 'n Fhear-shaoraidh ghrasmhor,
Caoimhneal, gradhach tha 'd mu cheil', air an stiùradh le deadh
chéill,
Cha b' ionnan 's na bràithre breig, dh'fhàg n' an déigh am Bablon.
Pillibh, &c.

'S iomadh namhaid bhios ruibh 'strì, toirt na comhairl' oirbh
bhios clith.
Chum 's nach teid do 'n bhaile dhion, ann an tir Imanuel,
Sanbalat an namhaid min, 's leithid lionmhor ann ar tir,
'M bilean brosglach labhairt sith, 's iad mar liontan shatan.
Pillibh, &c,

Na bithibhse mar na doill, air bhur rìbeadh le am foill,
'S e am miann air toirt a thaoibh chum 'ur claoidh mar thraillean,
Na h-eisdibh ri 'm briathran beoil, 's na deanamh damhsa r'an
ceòl,
Biodh bhur muinghin 'us 'ur dòigh, 'n ceannard mòr na h-armailt.
Pillibh, &c.

'S ann bhi coiseachd bithibh seinn, gu subhach ait' 'n co-sheirm
binn,
"Dia nan dul tha 'n còmhnaidh leinn," 's cha dean teinn' ar
sarach',
"Gabhaidh sinn an rathad mor," 's fo ard bhrataich righ na glòir,
Gach aon namhaid thig 'n ar còir bheir dha còdhail laidir,
Beinn Shion is aille fiamh, tigh'nn n' ar sealladh tha mar ghrian,
Toirt neart 's misneach gu bhi triall, 's i ar miann gu brath i.
Pillibh, &c.

A turaidean 's ball'chan dion, 's geataichean tha fosgailt' fial,
Gach aon nì tha 'reir ar miann, tha sinn riaraicht' sasaicht',
'N taobh a stigh tha 'n amhainn sheamh, tigh'nn a mach o
chathair Dhe,
Fior-ghlan soilleir mar an speur, cuir gach creutair 'dhamhsa,

Tha sinn nis a measg nam beann, tha 'ur turas aig a cheann,
Tha sinn nis a measg nam beann, 's tha gach anam sàsaicht',
Tha sinn nis am bail' ar De, tha sinn nis am bail' ar De.
Agus 'ghnuis mar ghrian 's an speur, oirnn gu h-eibhinn dealrach'.

'S seinnidh sinn gu ceolmhor ait, air-son a bhreitheanais ro-cheart'
Rinn 'na naomhachd thoirt a mach, ann an casgradh Bhablon,
Thug e breth air 'n striopach mhòr, rinn ar fuil gu tric a dhort,
Thug e cupan di r'a òl, lan do bhron 's do amhghar,
Haleluia gu buan, chithear deataich 'g eiridh suas,
Moladh dhuitse Righ nan sluagh, a thug nuas gu lar i.

---

FONN.—"A ghiullain chrubaich anns a' ghleann."

'S gur sona esan tha a'n Criosd,
Chionn 's gu bheil aig saors' o'n mhallachd,
Gur sona esan tha a'n Criosd,
Oir tha fo dhion Fir-saoraidh.

An ceartas àrd cha chuir air fiamh,
'Chionn 's gu bheil aig dion 'us fasgadh,
A chogais féin cha-n-eil ga phian,
Oir tha i riaraicht' saodail.
An cànran bochd cha-n-eil ga chnàmh.
Chionn 's gu bheil aig làn a phailtis.
'S ni mò a ni e a' ro-chràdh,
Oir tha fo chasan 'n saogh'l aig'.
'S gur sona, &c.

A mhiannan féin ged tha iad mìn,
Caoimhneil, siobhalt', beulach, carach,
Esan ni an gleidheadh fo chìs,
'Bhrì gu bheil inntinn laoich aig'.

'Us sàtan féin ged tha gu dian,
  Figheadh lion mar dhamhan-alluidh,
Cha dean esan a rib no 'ghlac,
  Oir tha air fhaicill daonnan.
    'S gur sona, &c.

Géir thrioblaidean 'us àmhghair goirt,
  Ged le 'n dosguinn thig 'n a charamh,
Ni iad co-oibreach' chum a' mhath,
  'S ga fhàgail maiseach gaolach.
'S ged dheanadh uachdaran a dhùthcha,
  Fhàgail ruisgte lomnochd falamh,
Tha aig-san Caraid 'sàr cheann-iùil,
  Aig am bheil stiùir an t-saoghail.
    'S gur sona, &c.

An aonachd dhlùth tha aig ri Criosd,
  Tha e diomhair as ar sealladh,
Aonachd bharalean cridh' 'us miann,
  Nach teid gu sìorruith 'chaochladh.
A shonas aoibhneas 'us a shìth,
  Cha tig crìoch orr' bhos air thalamh,
'S 'n uair theid dhachaidh e do nèamh,
  'Ni iad an geugan sgaoileadh.
    'S gur sona, &c.

Cha toir e caidreamh do na pheac,
  Air eagal chreach 's fhàgail falamh,
Ach anns gach àm gu cruaidh ris 'gleachd,
  Le bhi sìor chleachd na naomhachd.
'S iad smuaintean faoin 's a thruaill'eachd féin,
  Naimhdean 's tréin' tha aig air thalamh,

A chionn 's gu bheil iad dha a'n daimh,
'S gu'n dean le bàigh an caomhnadh.
'S gur sona, &c.

'S ged tha air thalamh e air chuairt,
Tha a smuaintean anns na flaitheas.
A deanamh aithnicht' ann a ghluas'd,
Nach ann do shluagh an t-saogh'l e.
Gu siobhalt seamh tha e 'na ghnè,
'S ann a bheusan tha e maiseach,
A stiùradh ghnothaichean le céill,
'S do dhaoine spéiseil gaolach.
'S gur sona, &c.

'S an uair thig dlùth do gheat a' bhàis,
'S neart ga fhàgail 'us e fannach,
Liubhraidh anam gun gheilt gun sgàth,
Ann an làimh Fhear-saoraidh.
'S gu sona sàbhailt' bidh gu bràth,
Ann am Pàras aig a dhachaidh,
'S a shìth 's a shonas pailt a'n Dia,
'S gu sìorruidh nach dean traoghadh.
'S gur sona, &c.

---

Fonn.—"C'àit' an robh thu 'n diu 's an dé?"

O c'àit am faigh mi 'bhos fo 'n ghréin,
Sonas seasmhach, sonas seasmhach?
Ann an caoimhneas gràdhach Dhé,
Ann am pailteas, ann am pailteas,

Cionnas a bhitheas Dia rium réidh,
  'S mi am pheacach, 's mi am pheacach?
'Is riamh nach tug d'a thoil-san géill.
  Ach ri ceannairc, ach ri ceannairc.

Chuir e a Mhac ro-chaomh o nèamh,
  Gu ro-iochdmhor, gu ro-iochdmhor,
A dh'oibreach slàint' 's a dheanamh réit,
  Ann a ghliocas, ann a ghliocas,
Thàinig esan, 's ann ar n-àit',
  Sheas gu daingean, sheas gu daingean,
'S le ùmhlachd fhullanas 's a bhàs,
  Dhiol an ceartas, dhiol an ceartas.

Dh' éirich a ris e 's bidh a thàmh,
  Anns na flaitheas, anns na flaitheas,
'S aig deas làimh Dhé bidh e gu bràth,
  A sìor thagradh, a sìor thagradh,
Da thrid tha tròcair sìth 'us slàint',
  'S saors' o'n mhallachd, 's saors' o'n mhallachd
Air an toirt do pheacaich chaillt',
  Buileach nasgaidh, buileach nasgaidh.

Athair na tròcair ruig tre Ios',
  'S e an rathad, 's e an rathad,
'S gach peac' a chuir thu riamh an gnìomh,
  Uait ni 'n glanadh, uait ni 'n glanadh,
'Sa dh' ionnsuidh 'chaoimhneas 'us a ghràidh,
  Ni e t-aiseag, ni e t-aiseag,
'S gu sona sàbhailt' bidh gu bràth,
  Ann a mhatheas, ann a mhaitheas.

An spiorad naomh ni ort a dhort,
  Chum do theagasg, chum do theagasg,

A chuireas ann a'd anam bròn,
  Air son peacaidh, air son peacaidh,
'Us ged bhios truaill'eachd ann a'd fheòl,
  Riut sìor chathach, riut sìor chathach,
Bheir thu làn bhuaidh a mach fadheòidh,
  Trìd a neart-san, trìd a neart-san,

Is e bheir eòlas dhuit air Ios',
  Dh'fheuchas'mhais dhuit, dh'fheuchas mhais dhuit,
'Us tàirnidh e do chridh' 's do mhiann,
  'Ghabhail beachd air, 'ghabhail beachd air.
'S 'n uair dhealraich's esan mar a' ghrian,
  Ann a'd anam, ann a'd anam,
'An Saogh'l ni teich do 'n àird an iar,
  Mar a' ghealach, mar a' ghealach.

Se suim do shonais bhos fo 'n ghréin,
  Criosd 's an anam, Criosd 's an anam,
Cha bhlàitich crìdh 's cha dean a ghleus,
  Criosd 's a chlaigionn, Criosd 's a chlaigionn.
'S ni mò a ni e bheag do dh' fheum,
  Criosd 's an fhacal, Criosd 's an fhacal,
Feumaidh an crìdh' bhi làn d'a spéis,
  'S Criosd ga mhealtuinn, 's Criosd ga mhealtuinn.

'Se lòn gach neach chaidh shaor' le gràs,
  Criosd 's an fhacal, Criosd 's an fhacal,
'Us creidimh dh' oibricheas tre ghràdh,
  As sior-tharruinn, as sior-tharruinn,
Tha creidimh sìn a mach a làimh,
  'S Criosd ga ghlacadh, 's Criosd ga ghlacadh,
'S an crìdhe blàth le caoimhneas gràidh,
  Gabhail tlachd ann, gabhail tlachd ann.

A dhaoine truagh a tha gun Chriosd,
  Gabhaibh rabhadh, gabhaibh rabhadh,
Tha sibh caillte gun saors' gun dion,
  O na mhallachd, o na mhallachd,
'Sa dh' ionnsuidh dòruinn tha sibh triall,
  Ann 'ur cabhaig, ann 'ur cabhaig,
'S am bàs mu ni 'ur gearradh sios,
  Bidh sibh seachad, bidh sibh seachad.

O teichibh, teichibh 'dh'ionnsuidh Ios',
  Le 'ur n-anam, le 'ur n-anam,
'S gach peac' a chuir sibh riamh an gnìomh,
  Ni a' mathadh, ni a' mathadh,
'Us gheibh ri Dia sibh sìth 'us réit,
  'S ni a mhealtuinn, 's ni a mhealtuinn,
'S bidh agaibh eadhon bhos fo'n ghréin,
  Nèamh air thalamh, nèamh air thalamh.

---

AIR FONN.—"Scots wha hae." &c.

Clanna nan Gàidheal ri guaillibh a' cheile,
  A'n aobhar ghlòrmhor uasal Dhé,
A chum gach fine 'tha fo 'n ghréin,
  A thoirt gu géill d'a mhiann.
'N uair thig iad mach á Bablon thréin,
  'S a gheibh o'n cuibhrichean ma réir,
A cuir na tràillealeachd 'n an deigh,
  'S a ruith na réis gu dian,

A ruith na réis gu Sion shuas,
  Fior ionad-taimh bean-phosd' an Uain,

Far am bheil sòlasan do-luaidh,
  A'n co-chomunn buan ri Criosd.
          Clanna nan Gàidheal, &c.

A'n aonachd crìdh' 's an ceangal dlùth.
  A' cuir nan roinnean bochd air chul,
Le Spiorad Chriosd a bhi g' an stiùir,
  Toirt neart as ùr gach ial.
G' am fàgal làidir, neartmhor, treun,
  Le 'n uile bhuaidhean air an gleus,
G' an ullachadh air son an fheum,
  G' an deanadh eudmhor, dian.
          Clanna nan Gàidheal, &c.

Le bonaid sgrogt' os ceann gach sùil,
  Gu gaisgeant', colgarra nan gnùis,
Claidheamh da-fhaobh'r 'n an laimh 's e rùisgt',
  'S iad teannadh dlùth gun fhiamh.
A teannadh dlùth an aghaidh 'n diobh'l,
  Is àrd cheann-feadhn' do'n ana-criosd,
Am feachd ro-ghairsneach tha e riagh'l',
  Le dioras air a lion.
Am feachd is gràineal tha fo 'n ghréin,
  'G aideachadh Chriosd 's gun dhasan spèis,
Le foill ' nan crìdh' 's ga phòg le 'm beul,
  'S iad 'g a shìor cheus gu dian.
          Clanna nan Gàidheal, &c.

Na daoine truagh mar toir dha géill,
  Mur sguir d' an dòchas chuir 's a bhreig,
Mur tig iad thuig' gun cheilg 'n am beul.
  'S a bhi a réir a mhiann.

'N an aghaidh ni a chorruich dùsg',
'S gu truaigh 'us amhghair ni an sgiùrs',
A'n slochd na h-ifrinn ni an dùin',
'S theid as d' an dùil gu sìor.
Clanna nan Gàidheal, &c.

Nach glòrmhor 'n nì bhi leis an Uan,
Ann bhi co-oibreachadh gu cruaidh,
Chum saorsa thoirt do dhaoine truagh,
A tha gu truaigh 'dol sios.
'Si 'n obair 's urramaich' 's an t-saogh'l,
'Toirt glòir do Dhia 'us slàint' do dhaoin',
A'n coimeas ri gach nì tha faoin,
'Dol leis a' ghaoith gu dian.
Clanna nan Gàidheal, &c.

Grad éiribh suas 'us teannaibh dlùth,
'Us cuiribh truaghanachd air chùl,
Cha-n-eagal duibh 's a làmh 's an stiùir,
Nach toir gach cùis gu 'r miann.
Ged shéid a' ghaoth, 's ged thoic an cuan,
'S ged dh' éireas tonnan borb a suas,
Ni focal 'bheoil 'n grad chuir o luasg',
'S am buaireas thoirt gu rian.
Clanna nan Gàidheal, &c.

Thugadh dha cumhachd thar gach feòil,
Ni cinnich lionmhor, 's rìghrean mòr,
Gach nì air thalamh tha fo sgòd,
'S bheir e gu dheòin 's gu riar.
Ni 'n soisgeul chuir air feadh an t-saogh'l,
Le cuideachadh an Spioraid Naoimh,

A chum d'a thoil gu'n striochdadh daoin',
Thoirt aoradh dha le ciall.
Clanna nan Gàidheal, &c.

Le aireamh bheag bheir mach a bhuaidh,
An uair le'n trompaidean ni fuaim,
Air feachd an namhaid cuiridh fuath's,
Gan cuir 's an ruaig le fiamh.
Ni 'n claidhnean chuir an aghaidh chéil,
Gach neach a chompanach 'g a reub',
Le uamh-chrith teich' o chlaidheamh Dhé,
Cuir orra sgeile fiadh'ich.
Clanna nan Gàidheal, &c.

Fearann a' Gheallaidh 's mòr r'a mheas,
An saogh'l mu'n iadh a ghrian le teas,
Luchd àiteachaidh le Criosd bidh leis,
Oir gheibh gun cheisd a mhiann.
Uil' rioghachdan an domhain mhòir.
Na cinnich lionmhor do gach seòrs',
Ni chumhachd sìorruith 'n toirt d'a chrò,
A thoirt dha glòir gu sìor.
Clanna nan Gàidheal, &c.

Nach buineadh dhuinn bhi làidir treun,
Le creidimh diongmhalta nach géill,
Le eud 'us misneach air ar gleus,
A'n aobhar Dhé gach ial.
Bhi gleachd 's a tagradh le aon rùn,
Le liosdachd cridh' nach gabh an diùlt,
Gu'n tugadh Dia na làithean dlùth,
'N uair bhios a rùn aig Criosd.
Clanna nan Gàidheal, &c.

Nach tug e diol d'a cheartas mòr,
  Nach d' fheuch uil' bhuadhan Dhé na 'n glòir,
'N uair rinn e fhuil gu léir a dhort',
  A thoirt do thròcair miann.
'N claidheamh cha chuir sinn ann a thruaill,
  Gus air thalamh 'n toir mach làn bhuaidh,
'N uair bhios e rioghachadh gu buan,
  'S gach teanga 's sluagh dha striochd.
    Clanna nan Gàidheal, &c.

---

AIR FONN.—"Is truagh nach robh mise a'n talamh MhicLeoid."

Tha Iosa a' tighinn, grad bhithibh 'n ur n-eididh,
Ga fhailteach' gu cridheal, gu misneachail eudmhor,
Tha esan a'm fagus thoirt aiteas d'a chéile,
'S gach treubh tha air thalamh 'n an anam gu géill dha.

'N uair thig e na roinnean, mi-loinneal, neo-fheumail,
Bha claoidh a chuid cloinne le'n adhaircean reubach,
Ni 'n toirt as an rathad 's an ceangal r'a chéile,
An aonachd dhlùth anam, gu caidreachail spéiseal.

Na roinnean mar dhrisean tha biorach 'us geire,
Nach dlùthaicheadh idir, ach bioradh 's a reubadh,
Mar shlatan sèimh seilich ni'n leagail gu spéiseal,
Le caoimhneas dlùth cheangailt an glacaibh a' cheile.
    Tha Iosa, &c.

'N uair thig e bidh Eaglais làn deasaicht' 'n a h-eididh,
An roghadh an sgeadach' gun casbhuidh air seudan,
A' dealrach' gu sgiamhach mar ghrian 'us i 'g eiridh,
Am maise na naomhachd tha caomhail d' an léirsinn,

'Toirt sealladh bhios coimheach air droch-bheirt 'us eucoir.
Ach aoidheil 'us truasail ri truaghain 'n an eiginn,
Mar Bhiobull 's e fosgailt', bidh coslas a beusan,
A' seòladh an rathad do 'n aitim nach léir e.

A teachdairean ni, a bhios dìleas 'us eudmhor,
I chuir do gach tìr chum 's gu 'n innseadh iad sgeul doibh,
Tha labhairt mu Iosa thug diol le a cheusadh,
'S gu'm pilleadh ri Dia iad, tha miannach' bhi reidh riu.
Tha Iosa, &c.

'N uair thig e bidh teachdairean neartmhor ag eigheach,
Le ungadh o fhlaitheas cuir cabhaig 'n an ceuman,
"Tha sìth do na h-uile tre fhuil a chroinn-cheusaidh,
'S o teicheadh gach anam, le cabhaig o leir-sgrios."

Bidh 'n Spiorad 'n an cuideachd toirt tuigs' agus eud dhoibh,
A' liubhairt an fhacail 's ga bheannach d'a cheudan,
Bidh iompachain' lionmhor d'o Iosa toirt geilleadh,
An Eaglais ga lionadh 's a ghrian oirre 'g eiridh.
Tha Iosa, &c.

Mar thuiltean a' taomadh o aoinichean 's shleibhtean,
Bidh cinnich an t-saoghail gu h-aotrom 'n an reis-ruith,
A' tighinn, 's a' tighinn, sior thighinn le h-éibhnes,
Gu Sion na maise, an dachaidh ro-cheutach,

'N sin fosglar a cridhe, gu sireadh gu treubhach,
'Us gluaisear a h-inne gu sileadh gu deurach,
'N uair chi i a gineal cho milis mar sheudan,
'S iad aice 'g an altrum gu caidreachail speiseil.
Tha Iosa, &c.

'N uair thig e bidh farum 'us caithream 'us ùprait,
'Measg dhaoine air thalamh gu carach 's gu lùbach,
Cha dean iad a mhealladh, tha aithne 'us iul aig,
Bidh claigionn na nathrach fo chasan 'na smùireach,

Tha Iosa a' tighinn grad bhithidh 'n ur dùsgadh,
G a fhailteach gu cridheal gu misneachail sùrdail,
Tha esan a'm fagus thoirt aiteas d'a ùr-bhean,
'S gach treubh tha air thalamh, 'n an anam gu lùb dha.

Baoth Bhablon uaibhreach tha truaillidh 'n a giulan,
G'a aideach' le bilean, 's na cridhe cur cul ris,
Ni nair thoirt a'm follais, 'n uair thogas e 'n rusg dhí,
Cuir lomnochd 'n a seasamh thoirt beachd do gach sùil dhi.

Thaobh nair agus masladh, cha ghabh e dhuinn sgrùdadh,
I ruisgte gun fhollach fa chomhair a shùilean,
'S a chionn bhi cho sgreamhail, ni sgeitheadh do 'n fhùirneas,
Far 'm bi a geur-phiantan gu sìorruith cuir smùid dhiubh.
Tha Iosa, &c.

Làn aiteas bidh Sion 'n uair chi i an smùid ud,
Breith-cheart air an striopaich, do Chriosd a thug dùbhlan,
Oir bithidh an diobh'l a riamh bha ga stiùradh,
Air ghlasadh a'm priosan, mìl' bliadhna gu duint' ann.

Gu farsuing bidh aobhair a' sgaoileadh 's gach dùthaich,
Uil' chinnich an t-saoghail toirt aoraidh 'us cliù dha,
Na h-iodhailean breige, g' an treigsinn 's cur cùl riu,
Do Dhia a' toirt géilleadh, gu spèiseal, 's gu rùnach.
Tha Iosa, &c.

Tha esan a' tighinn, grad thigibh le ùmhlachd,
'N ur n-an'maibh 's n'ur cridhe gu h-iriosal lub' dha,
Cha dean faileas 'n aidmheil sibh taitneach 'n a shùilibh,
Mar pheacaich neo-airidh grad tharruingibh dlùth dha.

Ged bha sibh ga 'r mealladh 's na laithibh chuir cùl ruibh,
Gun iompach' gun athrach' gun aithne air ùr-bhreth,
Tha 'thròcair cuir thairis, tha mathas 'n a rùn dhuibh,
O thigibh, gu h-ealamh, cha tabhair e'n diult dhuibh.

Bhur n-anman gu buileach, grad chuiribh air 'chùram,
'Us liubhraidh iad thairis 'n a ghlacaibh le dùrachd,
Cha 'n eagal a'm feasd dhuibh, 'us esan gu 'r stiùradh,
Ni sàbhailt' 'ur gleidheadh, gus 'n teirig an ùin' dhuibh.

---

Air Fonn:—"Owre the moor amang the heather."

Thig, O thig, a dhuin' le cabhaig,
Thig, O thig, le cùram anam,
Tiugainn, tiugainn, chum an t-Slànuighear,
'S là nan gràs, na dheann, dol seachad.

Tha thu ciontach, peacach, truaillidh,
Thug an saogh'l tha lathair buaidh ort,
Ann a'd thràill do 'n pheac' 's do 'n diabhol,
'S iad tha riaghladh ann a'd anam.

Tha thu ann an cunnart uamharr',
'N Ti is àird' tha e 'a 'n gruaim riut,
'Chionn 's gu bheil thu 'gàbhail gràin deth,
'Us nach àill leat bhi g' a mhealltuinn.
Thig, O thig, &c.

Ged tha thu còir 's pailt a'n stuamachd,
Measail, cliùteach, ann a'd ghluasad,
Tha an truaill'eachd ann a'd naduir,
Tha a ghràinealachd a'm falach.

Thu nam faiceadh stigh a'd chridhe,
Chitheadh uamhas chuireadh crith ort,
'Bhiodh 'n a ioghnadh duit an còmhnuidh,
A bhi beò a bhos air thalamh.
Thig, O thig, &c.

'S i snaith'nn do bheath', 's gun ach brisg i,
Tha g'a d' chumail o bhi sgriosta,
O dhol fodha 'n dòruinn shìorruith,
A'n geur-phiantan tha do-labhairt.
'S e freasdal Dé 's thu toirt fuath dha,
Tha g'a d' chumail mach á truaighe,
'S tu a chaill do thùr 's do léirsinn,
'N uair nach géilleadh dha gu h-ealamh.
Thig, O thig, &c.

Nach tu 'n duine tha eu-céillidh,
Nach ann a d' anam tha 'n eucoir,
Dia cho toileach a bhi 'n sìth riut,
'S thus' le dìchioll ris-san cathach'.
Cuireadh Dia 's a chaoimhneas cùl riut,
'S t-anam bidh aig Sàtan dùinte,
Glaiste suas gu teann 'n a phrìosan,
Chum gu sìorruith bhi 'ga d' chasgradh.
Thig, O, thig, &c.

Corruich Dhe bidh dhuit 'n a h-uamhas,
Bidh gach creutair ann an gruaim riut,
Do chogais féin 'g a d' shior-phianadh,
Cnamhan fiaclach 'ga d' gheur-chagnadh.
Thu mu 'n teid do 'n t-slochd gun iochdair,
'Us mu 'm fàg do thuigs' 's do chiall thu,
'S fhad 's tha Dia air cathair tròcair,
'S toileach deònach 'ghràs a thabhairt.
Thig, O thig, &c.

Thig, O, thig! gun mhionaid dàile,
'N diugh, an diugh, 's e là nà slàinte,

Thig mar tha thu, ciontach, truaillidh,
Mar an truaghan 'thoill am mallachd.
Thig gu Ios' rinn fhuil a dhortadh,
Chum sligh' fhosgailt' thoirt do thròcair,
Dh' fhuilling e am bàs bha piantail,
'Chum làn dìoladh thoirt do 'n cheartas.
Thig, O thig, &c.

Gheibh saor-mhaitheanas gu fialuidh,
Ni do pheacannan bha lìonmhor,
Choisinn diomb 'us corruich Dhé dhuit,
Ni gu léir an cur a'm falach.
Bithidh Dia a'n sìth 's an réit riut,
'Chionn 's gu 'n d' rinn thu 'n t-olc a thréigsinn,
Agus t-earbsa chuir 's an iobairt,
A thug Iosa suas air thalamh.
Thig, O thig, &c.

'S e an caraid caomh, 's an Slànuighear,
'S e a sheas 'n ar n' ainm 's 'n ar n-àite,
'S e bheir teasairginn do dhaoine,
Le an saoradh o na mhallachd.
Gheibh thu ann gach beannachd feumail,
'N Spiorad Naomh, a chuireas 'sheul ort.
Dh' aithraicheas do bhuaidhean àluinn,
'S chuireas àillealachd a'd anam.
Thig, O thig, &c.

'Thogas 'n àird os ceann an t-saogh'l thu,
Gu bhi 'g amharc air mar fhaoineis,
Le bhi faicinn glòir an t-Slànuighear,
Bidh mar fhàsach duit an talamh.

Ann an Criosd gheibh sonas sìorruith,
Ni do shàsachadh 's do lìonadh,
Ré do chuairt a bhos 's an fhàsaich.
'Us gu bràth a'n àird nam flaitheas.
Thig, O thig, &c.

---

## CAOIMHNEAS AN T-SLANUIGHEAR.

AIR FONN.—"The Girl I left behind me."

'S i 'n fhuaim is binn, 's e 'n ceòl is blàsd',
'Se 'n sgeul is ait 's is aoibhnich',
A chual no dh' fharaich mi a riamh,
An Slànuighear Ios' 'n a chaoimhneas,
E cuiridh sgàil mu 'n t-saogh'l 's m'a ghlòir,
Cur duibhre neòil 'us oidhch' air,
Gu chuir le cabhaig uam a' triall.
Mar ghealaich 's grian a boillsgeadh,

'S e chuireas ann am anam blàth's,
'S e chuireas gràin gun fhoill ann,
Do 'm thruaill'eachd peacaidh tha rium strì,
'S a dh' fhàg gu dìblidh claoidht' mi,
Na fiachan trom fo 'm bheil mi dha,
Thaobh meud a ghràidh 's a chaoimhneis,
Cha 'n urrainn diol thoirt dha gu bràth,
Mi fhein thoirt dha 's e thoill e.

'S e chuireas ann am nàdur sgèimh,
Ni m' anam spéiseil aoidheil,
Am maise sin nach crion 's nach searg,

'N uair thig là searbh 'na n-aoibhneis,
'S-e 'n nì is mò a bheir dhomh glòir,
'S ni mi mar lòchran boillsgeadh,
Bhi giulan iomhaigh 's coslas Ios',
A'n cainnt' 's an gniomhan chaoimhneis.

Is leis-san mi, thug mi làn aont',
Da chuireadh saor 'us caoimhneal,
'N snaim tha ceangailt' 's a chaoidh gu bràth,
Cha 'n fhuaisgeal nàmh a bhoinn ud,
'S ré uin' mo chuairt air thalamh bhos,
Gun teagamh nochdaidh 'chaoimhneas,
'S cha bhi 'n a uamhas dhomh am bàs,
Bidh m' anam sàbhailt 'n greim aig.

Na h-ainglean naomh, 'n an làmhan mìn,
Bheir mi gu sìobhalt' aoidheal,
'G a fhaicinn féin gun sgàil m'a ghlòir,
Gun nàmh chuir sgleò an doill orm,
'S na daoine saort' 'n trà dh' éireas suas,
'S a dh' fhàgas uaigh am braighd'nas,
Bidh mis' 'n a measg a' seinn gu h-ait,
'Us m' anam laist le h-aoibhneas.

---

Air Fonn.—"Bha crodh aig Mac Cailean."

Thugaibh éisdeachd o fheara,
Le ro aire ri m' ghlaodh,
Tha mo ghuth-sa ruibh 'labhairt,
'S mi aon charaid chloinn daoin'.

B'iad mo thlachd anns gach ial iad,
  Bi mo mhiann bhi g' an saor',
Ann an linntibh na sìorr'eachd,
  Mu'n robh grian ann no saogh'l,
Bha air aghaidh sìor amharc,
  'N uair air thalamh bhiodh daoin',
'Us a bhithinn leò fanachd
  Chum mo mhaitheas a sgaoil'.
          Thugaibh éisdeachd, &c.

'N uair a bhithinn ga 'm fuasgladh
  O gach truaigh agus daors',
Agus pairteach mo shuaimhneas,
  Ris na truaghain bhiodh caoin,
'S a bhiodh m' aobhar air thalamh
  Gu ro fharsuing a sgaoil',
Agus daoin' air am beannach'
  Le bhi mealtuinn mo ghaoil.
          Thugaibh éisdeachd, &c.

'S 'n uair a bha iad gun dìdean,
  'Us fo dhìt' an lagh naoimh,
Do na pheacadh a' striochdadh,
  'Us an diobhul g' an claoidh,
'S dh'ionnsuidh dòruinn a' greasad,
  'N an dian chabhaig mar dhoill,
Aig an nàmhaid g' an dalladh,
  Cian air seachran 's an oidhch'.
          Thugaibh éisdeachd, &c.

Thàinig mise gu talamh,
  O na flaitheas g' an saor',

Agus ghiulan mi 'm mallachd
  Chaidh a bhagradh air daoin',
Thug mi dioladh do 'n cheartas,
  Chuir e 'chlaidheamh a' m thaobh,
'Us m' fhuil dhort e gu frasach,
  G' am thoirt thairis do 'n aog.
        Thugaibh éisdeachd, &c.

Ach ged chuireadh 's an uaigh mi,
  Dh' fhàg i suaimhneach do dhaoin',
Rinn mi fàgail gun truaill'eachd,
  'N treas là fhuair mi mu sgaoil,
Tha a nis ann am Pàras,
  Mi air m' àrdach' a chaoidh,
Ann am Phrionnsa 's am Shlànuighear,
  Chum bhi slànach' nan daoidh.
        Thugaibh éisdeachd, &c.

Thugaibh éisdeachd le cùram,
  Le deadh rùin dhomh 's le gaol,
'S i 'ur slàinte tha 'm amharc,
  'S i tha 'm aire gu caoin.
Tha mo chumhachd neo-chrìochnach,
  Chum 'ur dion 'us 'ur saor',
Tha mo thròcair 'us m' fhàil'eachd,
  Saibhir sìorruith gun traogh'.
        Thugaibh éisdeachd, &c.

Gheibh gu fialuidh gach beannachd
  O mo mhaitheas gu saor,
Tha mar thobair cuir thairis,
  Na lionas anam gach aon,

'S chum 's gu 'n dean mi 'ur beannach'
  Ni 'ur sgaradh o'n t-saogh'l,
O na pheacadh 's uil' thruaill'eachd,
  Ni 'ur fuasgladh gu caoin.
        Thugaibh éisdeachd, &c.

Cha 'n 'eil neach bhos air thalamh,
  No 's na flaitheas, a h-aon,
A bheir fuasgladh do 'r n-anam,
  'S ni o'n mhallachd an saor',
Is e mis' an t-aon Charaid,
  Ni 'ur n-aiseag gu caomh,
Dh' ionnsuidh caoimhneas an Athair,
  'S bheir dhuibh dachaidh 'n a ghaol.
        Thugaibh éisdeachd, &c.

Na bithibh ga 'r mealladh,
  Leis na falaisean faoin,
Tha gu lìonmhor air thalamh,
  Chum 'ur tarruing a thaobh,
Chum 'ur tarruing o'm mhathas,
  Gun bhi mealtuinn mo ghaol,
'S gun co-chomunn bhi agaibh
  Ri m' Athair ro-naomh.
        Thugaibh éisdeachd, &c.

Ni 'ur peacannan lìonmhor
  'Mhathadh gu fialuidh 's gu saor,
Ni 'ur n-aiseag gu sgiamhachd,
  Dh' ionnsuidh m' iomhaidh tha naomh.
Ni n'ur n-oighr'chean air Dia sibh,
  Ni sibh tiorail 'n a ghaol,

Bheir dhuibh sonas neo-chrìochnach,
'S fhearr gu cian duibh na 'n saogh'l.
Thugaibh éisdeachd, &c.

Gheibh sibh sìth agus suaimhneas,
Bheir dhuibh buaidh air an t-saogh'l,
Ni sibh làidir le cruadal,
Chum 'ur truaill'eachd a chlaoidh.
Bheir dhuibh oighreachd bhios sìorruith
Saor o iargain 's o chaoidh,
Ni 'ur sàsach' 's 'ur riarach'
Gun tigh'nn sìos aisd' a chaoidh.
Thugaibh éisdeachd, &c.

Ach mu chuireas 'n 'ur n' uabhair
Sibh gu suarach mo ghlaodh,
'Us nach àill leibh dhomh strìochdadh,
Ach bhi fiadhaich 's an t-saogh'l,
Thig an là anns an éigh sibh,
Ann an léir-sgrios ga 'r claoidh,
'S cha toir furtachd, 'n 'ur n-eiginn,
Cha toir éisdeachd dhuibh choidh.
Thugaibh éisdeachd &c.

Ach nach b' fhearr dhuibh grad philleadh,
'S tròcair mhilis dhuibh saor,
Mu an dùn mi mo dhorus,
Ann an corruich nach traoigh,
'N uair is éiginn 'ur bualadh,
Leis a chruaidh cheartas naomh,
Ann an doimhne na truaighe,
'S tein' a bhuaireis ga 'r claoidh.
Thugaibh éisdeachd, &c.

## GUIDHE AIR SON TEACHD CHRIOSD.

Thus' bheir gu géill na fineachan,
O b' fhearr leam fhéin gu'n tigeadh tu,
B' fhearr leam fhéin na saibhreas mòr,
Gu'm bithinn beò 'n uair thigeadh tu.
'N uair a thig thu, grad thionailidh
Do shluagh o mheasg nam fineachan,
Bheir iad a mach á Bablon mòr,
'S bheir anns an ròd gu Sìon iad.
Thus' bheir, &c.

Bheir cuideachd mhòr gu Sion diubh,
Le gean, le ceòl, 's le cridhealas,
'Us aoibhneas sìorruith air an cinn,
'Us teichidh teinn 'us cianalas.
Thus' bheir, &c.

Bidh aonachd crìdh' 'us iarrtus ac',
'N an geugan anns an Fhionan iad,
Theid na roinnean bochd air chùl,
'N uair thig thu dlùth 's a riaghlas iad.
Thus' bheir, &c.

Do 'n uisge bheò thu lionaidh iad,
Na shàsuicheas an iota dhoibh,
Bheir gun airc dhoibh pailteas lòn,
'Us bheir thu comhdach sgiamhach dhoibh,
Thus' bheir, &c.

'S cha bhi a h-aon diubh diomhanach,
Bidh sùrdail, eudmhor, deanadach,

'G oibreachadh cha-n ann do 'n fhéin,
  Ach thus' 's gach ceum ga 'd riarachadh.
    Thus' bheir, &c.

Cuiridh iad ann an lìonmhorachd,
  Bithidh gu torrach, sìolmhor iad,
Bidh càraid uain 'n cois gach caor',
  'S gun seasg fiu aon 's na ciadan diubh.
    Thus' bheir, &c.

Gach treubh 'us cinneach strìochdaidh dhoibh,
  Bidh anns gach àit an riaghladh ac',
Iad air thalamh a sìor sgaoil'
  A chum an saogh'l gu'n lionadh iad.
    Thus' bheir, &c.

Bitheadh an saogh'l 's a rioghachdan,
  Gu h-uile dhuit nan iochdaran,
Biodh gach dù'ich a' losg' dhuit tùis,
  'Us fàile cubhraidh ciatach dhi.
    Thus' bheir, &c.

'N uair thig bheir breith air 'n strìopaich thu,
  Bheir di a réir a gnìomharan,
Air seachran thug na slòigh gu tur,
  'Us dhòirt naomh fhuil nam fianuisean.
    Thus' bheir, &c.

'S 'n uair a bheir thu ath-dhioladh dhi,
  'S a bhitheas anns a ghrìosaich i,
Bidh Sion shuas gu léir air ghluas'd
  A' seinn le luath-ghair mhiorbhuileach.
    Thus' bheir, &c.

A' seinn gu binn gun chianalas,
'N uair deatach chì 's an iarmailt iad,
'G éiridh suas o'n losgadh mhòr,
'Us aobhair bròn na striopaich ud.
Thus' bheir, &c.

A. SINCLAIR, PRINTER, ARGYLE STREET GLASGOW.

# AN CLAR-INNSIDH.

# ERRATA.

Page 16, verse 4 for a bha réidh, read a bhi réidh.
" 21, " 3 for bhuinn, read amhuinn.
" 21, " 4 for Toirt fois, read Toirt fàis.
" 23, " 4 for bnileach, read buileach.
" 23, " 4 for iarraidh, read fhiaradh.
" 28, " 2 for an phriosan, read o'n phriosan.
" 40, " 2 place the last line before the preceeding.
" 42, " 2 for chaidhleadh, read chaidleadh.
" 43, " 2 for eamhuinn, read amhuinn.
" 52, " 1 for Thug diol, read Thug làn diol.
" 56. " 4 for thuirt ri, read thuirt sibh ri.
" 57, " 5 for cheartaca, read cheartais.
" 61, " 1 for eamhuinn, read amhuinn.
" 66, " 4 for Thig brath, read Thig beatha.
" 75, " 4 for ar nàmhaid, read orr' nàmhaid.

THE

# Gaelic Language.

---

The following Letter on this interesting subject appeared in the *Perthshire Advertiser* of last Thursday.

---

SIR,—Any man that has a forty, or even a twenty, years' acquaintance with the Highlands of Perthshire, cannot but perceive that the Gaelic is fast losing ground, and must come to the conclusion, that should things go on for the next sixty years as they have gone on during the last twenty years, the Gaelic will cease to be the language of that large district of country. If there was ever a machinery at work for producing a certain result, there is one at present in active operation—a united and a determined effort is put forth, perhaps not intentionally, to banish the Gaelic entirely out of the country. If all this was the effect of Christianity, I for one ought to rejoice; but I am certain it is not so, that it has more of the horned antichrist in it than of anything else.

I ask those who have the management of our schools—and let their consciences answer the question—Do you think, gentlemen, that Christianity would introduce the Latin rudiments and the English grammar into our schools, have them learned and taught, and at the same time exclude the Gaelic New Testament without being either read or taught at all? What would the great Author of Christianity think were He to attend the examination of one of our Highland schools

and find the children taught in all the other branches of education, but not able to read the history of His own birth, and life, and death, and resursection in their mother tongue? Would He not frown upon the teacher and his patrons with a frown to them so intolerable, as to wish the earth would open its mouth and swallow them alive, to hide them from His dread presence.

Were those who have the management of our schools truly under the influence of real Christianity, I have no doubt that they would come to the unanimous conclusion that the Gaelic ought first to be taught; which would not only be the Christian, but also the natural and the rational, way of teaching our youth. Understanding the words they read would exercise their judgments as well as their memory, and be a source of greater encouragement to them than to be groping their way like the blind in reading a language they scarcely know anything about. And when they could read the New Testament, to commenće at once with the English alphabet, pronunciation, spelling, and reading; and as they went along, to translate every word into Gaelic. The little folk would become big in their own eyes when they felt that they were able to master the Sassenach's hard sayings, being aided to do so by another, as well as by the teacher. This method would impart a stimulus in our schools to the youthful mind, such as does not at present exist, and be the most effectual for imparting not only the knowlẹdge of both languages, but the knowledge of the great salvation also to our countrymen. Should the schoolmasters go on as at present, backed as they are by their patrons, teaching no Gaelic whatever to their scholars, not even the alphabet, that race of men that was at one time called "The Perthshire Highlanders," shall cease to exist; and I have no hesitation in affirming that, taking them as a whole, a nobler race of men did not exist under the British dominions. Should that ever take place, their descendants might become men of intellect, but without the warm hearts that animated their forefathers. If men were all intellect, without affections, the English lan-

guage would certainly be the best; but men, constituted as they are, I affirm, without fear of contradiction, that it is not the best. Those but partially acquainted with the Gaelic have scarcely any idea of its great power over the soul; it will stir up affections and awaken feelings that the English would scarcely move at all.

I was grieved to find several of the ministers averse to the Gaelic, and sincerely wishing that it would die a natural death. Not accustomed to speak it in the family circle, and very seldom in conversing with their parishioners, it has become irksome to them to preach in it. The energy of their souls is put forth in delivering their well studied, well composed, superfine English discourses; and by the time they commence the Gaelic service their strength is gone. Their hearers are aware of this, and many of them retire, leaving them to perform their uphill, their disagreeable, task to the few that remain. Their concluding wish, though not expressed, is that the schoolmaster would hasten his work and help to introduce that millenium when Gaelic preaching shall cease,—when nothing but pure English shall be taught in all the pulpits from John o'Groat's to Lands end.

Dr Alex. Stewart of Moulin, sixty years ago, preached the gospel as purely as any in the Highlands of Perthshire, and yet I am convinced that his English discourses had comparatively but little effect. That, however, was not the case with his Gaelic discourses—they were the power of God to the salvation of many. He put forth all the energy of his great soul in delivering them, conscious that he was using God's appointed instrument for pulling down the strongholds of Satan. Being a first-rate Gaelic scholar, and constantly in the habit of using it freely in his intercourse with his parishioners, he always felt at home in preaching in it, I am convinced more so than in English, Doctor as he was, because he was aware that he was addressing the people about the great concerns of their souls in the language of their hearts and their homes. It was in his time that Farquharson, a native of Glentilt, with his Gaelic preaching, set in flames

e/ thẹ whole of Breadalbane, and several other places in the Highlands besides.

With regard to those native Highlanders who are anxious that the Gaelic should die away, I am at a loss to account for their strange wish. I cannot understand what stuff they are made of at all. Are they men? If so, what men are they? Are they Highlanders, or Lowlanders, or what? They cannot be Highlanders, they are ashamed to be considered as such; they are deserters. They cannot be Lowlanders either. What then are they? They are nothing; no men at all. Like them, I am also a native Highlander, and cannot easily conceive how they have such different views and feelings. The more I feel myself to be a Christian, the more I feel myself to be a man; and if there is anything at all that makes me feel proud as a man, it is this—that I am a Gaelic-speaking native Highlander; and as for those who are differently minded, I am convinced there must be some cause for it. It would appear that the real cause is this: They have become influenced by something foreign to their nature. Some are influenced by a desire to become genteel, polite, fashionable, and imagine that speaking the Gaelic would make them low, vulgar, disrespectable. These would-be ladies and gentlemen are traitors to the Gaelic, a disgrace to their countrymen, and the very scum of the whole Highlands. Others are influenced by their families, none of which speaks anything but pure English. The Highlander has been fairly vanquished in his own house—completely carried away by the current. Had he been differently circumstanced, he no doubt would be a different man. If they are men they ought to be men to the backbone, and not to be ashamed to own, before the whole world, that they are true, hearty, Gaelic-speaking Christian Highlanders. There are many, however, in the Highlands who cannot speak the Gaelic, and yet who would consider it an honour to be able to do so. It is a shame and a lasting disgrace to Highlanders, yes and to Lowlanders too, to stand by with folded arms and closed lips, like abject slaves, witnessing the treatment which their respective

languages are receiving from those who have the management of their schools; which are completely laid aside, trampled upon, despised. It is true that the language taught in their schools (if properly understood, but that's the difficulty), is the best that could be used for informing the mind, convincing the judgment, and enlightening the understanding; but not the best for influencing the soul and moving the affections: and how can it be so, seeing it is destitute of that subduing melody inherent in the Gaelic. To say that melody does not affect the souls of men is as absurd as to say that the meridian sun does not impart heat. I believe it is an understood fact that the English language has no melody compared with the broad Scotch. The Gaelic may not surpass the latter in the melody that soothes and pleases the mind, but certainly it does surpass it in the melody that stirs up and moves the affections. The former resembles the shrill sweet tones of the violin, the latter the soft tones of the organ, had they a little of the stirring *piobaireachd.* The former would make a man exceedingly pleased, the latter arouse him to action. Were Scotchmen, besides their knowledge of the English, able also to speak their own native languages well, they would, with the exception of Welshmen, be exalted in point of privilege above any in Great Britain, having the best of languages for the understanding and for the affections—for giving them clear heads and warm hearts—which Englishmen might well envy. But by not speaking their own native languages, the one cannot with any degree of propriety be called Scotchmen, nor the others Scotch Highlanders, which shuts them out from the privilege and the satisfaction they would otherwise enjoy. I ask to what are we indebted for the sweet, the delicious melodies of our native country? To what? but to the broad Scotch and our Highland Gaelic. And are Scotchmen to allow the Master of Arts, with his artificial English, to banish the languages that gave birth to these melodies entirely out of the country?

I have been led to believe that the Gaelic is more respected at present by the upper class of

society in the Highlands of Perthshire than it has been for a long time. Her gracious Majesty's known partiality to Highlanders has had a tendency to fan the flame. His Grace the Duke of Athole speaks it, and his children are taught to do so too. Indeed, I have been told that they speak nothing else. May the Atholites follow his example in that respect, and ever deserve the name of Athole Highlanders! May the rapid Tilt ever influence, imparting the strength of its velocity to the Garry, the Tummel, and the Tay, all the way to Dunkeld.

The Gaelic also has never been so much respected in the city of London as at present. The Highlanders there are uniting, and instead of losing it are actually acquiring more knowledge of it, and more fluency in speaking it. A man at the diggings in Australia, who had scarcely any Gaelic at all, was forced to acquire the knowledge of it for his own safety. He considered his life safe only amongst Highlanders. In every part of the world where they have settled, the Gaelic is more respected by them than it is by those they have left. Wherever they go they take their associations along with them, and never forget that they are Highlanders. A Mr Sinclair, the successor of Dr Macgregor, Nova Scotia, lately visited the land of his forefathers, the Island of Tiree, and I question if there are half-a-dozen in the whole Highlands who speak the Gaelic more purely, more correctly, and with greater energy and fluency than he does. He spoke in very high terms of several of the Athole people who settled in that quarter, declaring that they had succeeded much better than many of those who left the Western Islands. And I have no doubt that the Atholites in Nova Scotia speak much better Gaelic than the Atholites in Athole itself.

As a Christian, in the sincerity of my heart I would say to Highlanders, rally round your Gaelic, have it taught to your children, let it ever be the language of your firesides, of your devotions in surrounding the family altar, and never, never be ashamed of it while the pulse of life beats within. By so doing you will show your-

selves *men*, and gain more respect from Englishmen and Lowlanders than by forsaking it. I have studied the English more than I have done the Gaelic, and even prefer it as a written language in prose, but never in verse for being sung, or as spoken. It has neither the sweet melody to gratify my ear, nor the pathetic glow to warm my heart at all which the Gaelic has. A region where nothing but pure English was spoken would be too cold for my nature.

While it is desirable that Highlanders should ever be a Gaelic-speaking and a Gaelic-reading race, it is equally desirable that they should also be an English-reading, an English-writing, and, when occasion requires it, an English-speaking, race also.

ARCHIBALD FARQUHARSON.

TIREE, 20*th September*, 1869.



*Printed at the* OBAN TIMES *Office.*